# AN SOLARAICHE

## GAELIC ESSAYS

## I.

AONGHAS MAC EANRUIG
NIALL ROS
NIALL MAC GILLE SHEATHANAICH
DOMHNALL I. MAC LEOID

AN COMUNN GAIDHEALACH
108 Hope Street
GLASGOW
1918

# AN SOLARAICHE

## GAELIC ESSAYS

## I.

AONGHAS MAC EANRUIG
NIALL ROS
NIALL MAC GILLE SHEATHANAICH
DOMHNALL I. MAC LEOID

AN COMUNN GAIDHEALACH
108 Hope Street
GLASGOW
1918

Tha *Jeanne d'Arc, Dàn-Cluiche Cinneachail Gàilig,* agus *Cuairt anns an Fhrìth* air an ath-chlò-bhualadh an so as an leabhar d'an ainm *An Ròsarnach* le cead an Fhir-dheasachaidh, agus tha An Comunn Gàidhealach gu mór 'na chomain air son a choibhneis. Choisinn an ceathramh paipeir duais aig a' Mhòd, agus chaidh a chlò-bhualadh cheana anns an *Deò-Ghrèine.*

Tha An Comunn a' cur rompa leabhraichean eile de'n ghnè so a chur a mach mar a gheibh iad cothrom.

# An Clar-innsidh.

# Jeanne D'Arc.

Aonghas Mac Eanruig.

## I.

s mór a b' fheàrr leam tàmh aig baile gu bhi fuaigheal agus a' calanas maille ri mo mhàthair. Chan i an obair so mo roghainn, ach feumaidh mi dol g'a deanamh o'n is i sin toil mo Thighearna."

Mar so labhair a' Mhaighdean Orleanach ris an oifigeach spailpearra a bha toirmeasg dhi dol air a h-aghaidh gu cùirt an Dauphin.

A' Mhaighdean Orleanach—Jeanne d'Arc—ainnir nam buadh, a chathaich gu fuil agus a sheas gu bàs air son a gràidh d'a dùthaich agus a h-ùmhlachd do àitheantan nèimh, a réir mar a bha i 'gam faighinn agus 'gan tuigsinn. Cho fada 's a chuirear meas air misnich, gaisge, agus banalas, bidh a h-ainm air mhaireann, agus a cliù air aithris. Air boireannach a b'eireachdala an teist agus an gniomh, chan 'eil leabhar-cuimhne an domhain a' toirt iomraidh.

Chum beachd cothromach fhaighinn air beatha agus obair na Maighdine, feumaidh sinn sealladh a ghleidheadh air nithean a thachair fada mu'n d'

thàinig ise am follais. Chan uilear dhuinn dol air ar n-ais gus a' cheathramh-linn-deug, an uair a bha Eideard III. air righ-chathair Shasuinn, agus Tearlach IV. air righ-chathair na Frainge. Aig bàs Thearlaich, ruith teaghlach Chapet a mach gun oighre, agus theann Eideard ris a' chathair rìoghail a thagradh mar an caraid bu dlùithe, a chionn gu'm b'e mac peathar an fhir a dh' fhalbh. Bha an tagradh so air a thilgeadh gu taobh, agus air a dhiultadh leis an lagh Shalianach—lagh a tha deanamh dìmeas agus tàir air càirdeas bhoireannach—agus b'e Philip á Valois, nach robh idir cho dàimheil, a bh'air a chrùnadh an àite Thearlaich. Gu grad, thòisich an cogadh ruighinn, sgriosail sin eadar an dà dhùthaich — cogadh a bh'air a dheanamh ainmeil leis na cathan gailbheach a bha air an cur aig Crecy, Calais, agus Poictiers. Anns na trì cathan so, bha glòir an latha le feachdan Shasuinn. Fada an déidh sin, thug iad buaidh shònruichte a mach aig Agincourt.

Tha e feumail a thoirt fa near nach robh an Fhraing, o cheann chóig cheud bliadhna, 'na h-aon chinneach mór, aonaichte, mar a tha i air an latha 'n diugh. An uair a bha i féin agus Sasunn ri strìth agus cogadh, bha i air a roinn 'na móran bhuidhnean, agus cha robh iad uile air an aon taobh anns an iomairt. Bha eadhoin prionns-

achan a bhuineadh do'n aon teaghlach ag altrum rùintean nàimhdeil do chàch a chéile; agus, an àite seasamh gu dìleas guala ri guala, bha cuid dhiubh daonnan a' toirt gach còmhnaidh is cobhair a bha 'nan cumhachd do na h-armailtean coimheach.

An tràsd agus a rithisd, bha Alba air a h-amladh anns an spàirn sheirbh, fhadalaich. Bha bann-còrdaidh daonnan eadar i féin agus an Fhraing gu a chéile a neartachadh agus a chuideachadh an aghaidh Shasuinn. Chaidh a' cheud nasgadh de'n t-seorsa so a dheanamh am meadhoin na dara-linn-deug, agus chaidh a h-ùrachadh aig toiseach na ceathramh-linn-deug, agus aig caochladh amannan eile.

Mu thoiseach na cóigeamh-linn-deug, bha Eanruig V., righ Shasuinn, a' cathachadh gu dìon, buadhmhor, air machraichean na Roinn-Eòrpa, agus bha e an déidh ceann a tuath na Frainge a chur gu buileach fo a chois. Bha cùisean cho cunnartach agus gu'n do chuir an Dauphin àrd-theachdairean a nall do Albainn a dh' asluchadh cuideachaidh o a sheann chàirdean. Dh' aontaich Pàrlamaid na h-Alba dean-amh mar a bh' air a shireadh oirre. Aig an àm so, bha Seumas I. 'na leanabh, agus b'e Diuc Albani a b' fhear-ionaid-rìgh. Chuir an Diuc air falbh do'n Fhraing a mhac féin, Sir Iain Stiubhard (Morair Bhuchain), air ceann seachd mìle de threun fhir

smearail, chalma. Bha iad air an giùlan thairis le luingis Fhrangaich. Thug na Sasunnaich gach oidhirp air a' chabhlaich a ghlacadh, ach cha deachaidh leo. Ràinig na h-Albannaich Normandi gu sàbhailte, agus, gun dàil, cheangail iad iad féin ri armailt an Dauphin, a bha a' feuchainn ri Languedoc a bhuntainn o an nàimhdean. Chathaich na coigrich gu sùrdail, gaisgeil, agus, an ùine gun a bhi fada, dh' earbadh riu a' chearn ris an abrar Anjou a dhìon an aghaidh Dhiuc Chlarence, bràthair Righ Shasuinn. Choinnich na feachdan aig Baugé, agus abhainn Choesnon eatorra. Air thoiseach nan Sasunnach mharcaich Diuc Chlarence, air a sgeadachadh le mór ghreadhnachas agus a' giùlan m'a cheann coran òir a bha sònruichte finealta. Chuir e spuir san each, agus thàinig e 'na leum dh' ionnsaigh na drochaide. 'Na choinneamh thriall na ridearan Albannach, agus, an tiota, fhuair an Diuc fad a dhroma de'n talamh. Mar a bha e a' feuchainn ri éirigh agus faighinn air ais do'n diollaid, fhuair e buille-bhàis o chuaille trom a bh'air a ghiùlan le Morair Bhuchain. Thuit ceithir-cheud deug de na Sasunnaich, chaidh móran diubh a ghlacadh, agus chuireadh an ruaig air a' chòrr.

Cha do shoirbhich leis na h-Albannaich cho math an còmhdhailean eile. Chaill iad cliù an latha an toiseach aig Crevant, agus a rithisd aig

Verneuil. 'Na dhéidh sin, thairg Alba tuillidh feachd a chur thairis do'n Fhraing, ach cha d'ràinig i leas sin a dheanamh, chionn gu'n do thionndaidh cuibhioll an fhortain gu riochdail an aghaidh nan Sasunnach.

Nochd an Dauphin (Tearlach VII.) an dòigh no dhà gu'n robh e 'ga mhothachadh féin fad an comain na h-Alba air son a còmhnaidh agus a dìlseachd. Thug e dreuchdan agus inbhean sònruichte do Mhorair Bhuchain, agus do àrd oifeagach eile, Sir Raibeart Stiubhard. Thug e seachad, mar an ceudna, àithne rioghail gu'm biodh gach Albannach a rachadh a chòmhnuidh do'n Fhraing an seilbh air gach cothrom agus sochair a bhuineadh do shluagh na Frainge féin.*

B' ann mu na h-amanna so a rugadh Jeanne d' Arc. Am feadh is a bha i fhathasd 'na caileig, bha i cluinntinn gu math mar a bha an Righ Sasunnach,

* A thaobh nan sochairean so, mheasadh iomchuidh sgrìobhadh dh' ionnsaigh Fear-ionaid na Frainge, an Lunainn, a dh' fheuchainn a bheil iad fhathasd ri'm faighinn an seann laghanna na Frainge. Fhreagair an t-uasal sin air an 6mh de'n Iuchar, 1916, agus thuirt e :—

" As far as the Embassy is aware, no special ' Status ' exists in France in favour of living Scotsmen. The privileges granted to Scotsmen by King Charles VII. evidently fell in abeyance at the time of the French Revolution ; and the Napoleonic code, on which French civil life is founded, does not discriminate between foreigners where the French State is concerned."

Eanruig V., a' liodairt agus a' sàruchadh Thearlaich VI., ceart mar a bha Eideard III. a' deanamh roimhe sud air Philip á Valois. Bha i a' cluinntinn gu'n robh suidheachadh Thearlaich eadhoin na bu mhiosa na suidheachadh Philip, oir bha e air a thréigsinn gu tàmailteach le a chàirdean, agus le a ìochdarain. Thionndaidh eadhoin a bhean am foill air, agus thàinig i gu còrdadh agus cùmhnanta ris an nàmhaid aig an robh a chuid luingis-chogaidh an acarsaidean na Frainge. Thug am boireannach carach, lùbach, a h-ighean mar mhnaoi do Eanruig, agus, le Cùmhnanta na Troyes, thug i crùn na Frainge do leanabh a phòsaidh so, an àit a aiseag air aghaidh do'n Dauphin, Tearlach, neach a bha i deònach a dheanamh dìolain. Dà bhliadhna an déidh a' chomh-cheangail so bhi air a sheulachadh, chaochail Eanruig V., agus, an ceann bheagan sheachdainean, Tearlach VI.

Ciod è a thachair an déidh sin? Chaidh an Dauphin, Tearlach, éigheach 'na righ aig Mehun, agus, aig a' cheart àm, chuireadh an céill le Diuc Bhedford, fear-ionaid an Righ Shasunnaich, gu'm b'e an naoidhean, bliadhna dh' aois, mac Eanruig V., a bu righ air an Fhraing agus air Sasunn, agus gu'n gabhadh e an dreuchd fo ainm Eanruig VI.

Bha an iorghuill gu grad air a h-ùrachadh. Aig an àm so bha gach òirleach de'n Fhraing tuath air

an Loire gu buileach an làmhan nan Sasunnach. Aig Bedford bha a chairtealan am Paris. B' ann ás a' bhaile sin a bha e toirt seachad reachdan agus òrduighean chum peanais agus dioghaltais a dheanamh air gach neach nach aidicheadh gu h-ealamh gu'm b'e mac a bhràthar an righ dligheach—*rex Franciae et Angliae*. Dh' fheumadh an sluagh a bhi cho bì, umhail, ri luchan fo ladhar chat, air neo bhiodh iad buailteach do gach ciorram agus droch ghiollachd.

De bhailtean-móra làidir, foghainteach, b'e Orleans a mhàin na bha an làmhan chàirdean Thearlaich. Bha cumhachd Shasuinn mór, ach bhiodh e air a mheudachadh gu h-anabarrach nam faigheadh i seilbh air an daingnich cheutaich so. An déidh sin, chailleadh feachdan na dùthcha an lùths agus an leann-tàth, agus bhiodh iad gu buileach am mèinn nan coimheach. B'e Orleans, air an aobhar sin, iuchair a' chogaidh. Do'n bhaile so chuir Bedford a bhràthair, Salisburi, le armailt làidir, agus ràinig, mar an ceudna, Diuc Bhurgundi, a bha an càirdeas agus an co-bhoinn ris na Sasunnaich. Chaidh Orleans a chuartachadh agus a shéisdeadh, agus air a chuartachadh agus air a shéisdeadh bha e ré mhóran mhìosan. Làn geilt agus gioraig, theann Tearlach ri cobhair a shireadh, an toiseach o Albainn, agus a rithisd o Naples. Leum e dh' ionnsaigh a

chomh-dhùnaidh nach gabhadh bacadh cur air na nàimhdean, agus gu'n robh an Fhraing caillte. Anns a' bharail so dh' fhalbh e le cabhaig is dhùin e e féin an taobh a stigh de bhallachan Chion. A thaobh na h-Albann agus na h-Eadailte, mu'm b' urrainn a h-aon diubh leum ás ùr gu lethsgeul na Frainge, thachair, mar a thuirt mi cheana, nithean móra agus iongantach ris nach robh dùil no fiughair—nithean a leig ris nach ruigeadh iad leas tuillidh feachd a chur do'n iomairt.

B'ann aig an àm chunnartach, chiogailteach so a chualas an toiseach mu'n mhaighdin chliuitich, mhòdhair, Jeanne d'Arc, a bha air a deachdadh le spiorad na saorsa chum faochadh agus còmhnadh a thoirt do'n Fhraing. Bha a h-athair 'na thuathanach beag, iorasal, am baile Domremi, air a' chrìch eadar Lorraine agus Champagne. Dlùth do a dhachaidh bha coilltean móra Vosges, agus, fo an sgàile, bu ghnàth le cloinn a' chlachain a bhi a' cluich, a' leum, a' mire, agus a' deothal spiorad na bàrdachd—spiorad a bha gu dlùth a' tathaich gach tolman uaine agus cluaineig shàmhaich. Bhiodh iad ag aithris do a chéile seann sgeulachdan an cinnich mu shìthichean, mu ghisean, agus mu thaibhsean. Cha robh cnocan gun a bhrugh, no sruthan gun a ghruagach.

Bha Jeanne 'na h-ighinn shnasail, ghràdhaich,

agus b'e a tlachd agus a h-àbhaist a bhi cuideachadh le a màthair gus an fhàrdach a chumail air dealbh. Dh' ionnsuich i glé thràth obair snàthaid agus cuigeil. Bha i caomhail, suairc, ri luchd na triob-laid, agus daonnan frithealach air meadhoinean nan gràs. Bha aice triuir bhràithrean agus aon phiuthar. Bha sàmhchair a' chlachain air a briseadh gu minic le ùnaich is connas nan arm. Bha eagal nan Sasunnach anns gach dachaidh; bha misneach agus dòchas an t-sluaigh air an lag-achadh, agus bha gach tubaisd is dosgaidh air an cur air mhanadh do'n Fhraing. Air uairean, rachadh feuchainn ri comhfhurtachd a tharruing o ghnàthfhocail dhoillear, a bh'air an aiseag o mhàthair gu leanabh troimh iomadh linn. Bha seann fhiosachdan air an cuimhneachadh, agus air an ùrachadh. Nach d'rinn Merlin fàisneachd mu mhàldaig bharrail a bha ri tighinn o dhoireachan daraich Lorraine? Nach robh e air a chreidsinn leis na seann daoine, ceart mar a chailleadh an Fhraing air tàilleabh boireannaich, gu'n rachadh a saoradh gu foghainteach le oidhirpean maighdine? Nach fada o na bha e air innseadh gu'n tigeadh ainnir bhòidheach o chòmhnardan Lorraine a thilleadh air an ais nàimhdean na tìre? Eadar na h-iomraidhean fìora agus na h-uirsgeulan neònach, bha Jeanne air a deagh ullachadh, faodaidh sinn a chreidsinn,

chum cluas fhosgailte thoirt do fhiosan dìomhair a bha i a' faotainn.

Thòisich i ri " fiosan " spioradail fhaighinn an uair a bha i trì-bliadhna-deug. An toiseach, thàinig d'a h-ionnsaigh an t-àrd-aingeal Gabriel, agus dh' earalaich e oirre tighinn beo gu h-ionraic, naomh, beusach, agus i féin a choimhead gun smal o'n t-saoghal. An déidh sin, fhuair i taisbean de'n Oighe Muire, de'n Bhan-naomh Caitrìona, agus de'n Bhan-naomh Mairghearad, agus thug iad uile dhi aithne shoillear i féin uidheamachadh gu teannadh a mach an aghaidh luchd-fòirneirt a dùthcha. Gu minic labhair rithe mar an ceudna an t-àrd-aingeal Mìcheil, is e daonnan air a sgeadachadh le trusgan de sholus dealrach. Thug esan teann sparradh dhi seasamh a mach gu gramail ás leth na cathrach rioghail.

" Chan 'eil annamsa ach caileag bhochd," fhreag-air ise ; " chan aithne dhomh each a mharcachd no feachdan a threòrachadh."

Thill an t-àrd-aingeal a thoirt misnich dhi. Thuirt e gu'n robh neamh a' beachdachadh le iochd agus truas air tìr agus sluagh na Frainge.

Ghuil an nìonag. B'e a miann agus a dùrachd gu'n giulaineadh an t-aingeal leis i ; ach, aig a cheart àm, chunnaic i gu'n robh a dleasnas agus a h-obair gu soilleir fa comhair. Chuir i roimpe a' ghairm neamhaidh a fhreagairt.

Ré thrì bliadhna bha Jeanne a' faicinn nan "seallaidhean" agus a' cluinntinn nan "guthannan"; agus, ré na h-ùine sin, cha do labhair i umpa ri caraid no coimheach. Mu dheireadh, mhothaich i gu'm feumadh i a h-inntinn a leigeadh ri neach air chor-éigin. Roghnaich i mar a fear-dìomharais an duine aig piuthair a màthar, Durand Laxart, a thachair a bhi air aoidheachd an Domremi. Dh' iarr i air a toirt dhachaidh leis, agus a ràdh ri a h-athair agus a màthair gu'n do chuir a bhean fios oirre. Bha Laxart 'na dhuine còir, cothromach, agus bha aige tuathanachas beag dlùth do Vaulcouleurs. B'e ceannard-airm a' bhaile sin a bh'air òrduchadh do Jeanne a ruigheachd anns a' cheud dol a mach. Dh' aontaich a caraid le mór thogradh ris gach nì a dh' iarr i air, agus, an ceann latha no dhà, thriall iad a mach air an turus.

## II.

Bha a' mhaduinn ceutach, agus òg-ghathan na gréine ag òradh nan réidhlein agus nan slios. Bha gach stùc is mullach air an leth fhalach le sgàile de cheò tana anns an robh an gorm, an donn, agus am buidhe, air am measgadh gu maiseach. Aig ìochdar a' mhonaidh bha a' choille mhór dharaich a' sìneadh a mach gu fada mar bhrat-ùrlair uaine,

beartach. Cha d'rinn ceolraidh nam preas an cadal-maidne. Bha an lòn-dubh, an smeòrach agus am bruideargan le mór dheothas a' taomadh a mach an ceilearadh bòidheach, milis. Bha uiseag no dhà a' cur nam both dhiubh gu h-àrd anns na speuran, agus bha iomadh eun eile a' gabhail pàirt anns a' chomh-sheirm éibhinn. Bha an drùchd a' dearrsadh air gach sop is gagan mar shradagan drillseach daimein. Rathad mór cha robh ann no iomradh air a leithid, agus b'ann le socair agus faicill a dh' fheumadh luchd-diollaid triall feadh nam monaidhean. Bha a' Mhaighdean agus a caraid a' conaltradh a h-uile uair a gheibheadh iad cothrom. An tràth fhuair iad a' cheud sealladh de an ceann-uidhe, sheas iad a dh' aon togradh a ghabhail beachd air an dùthaich eireachdail a bha mu'n timchioll.

"Tha cor brònach na Frainge air a leigeadh fhaicinn gu ro shoilleir," deir Jeanne, "leis na thachair aig Blàr nan Sgadan—is e sin an t-ainm fo'n téid an cath a sios an eachdraidh."

"Cha chuala mi facal mu a leithid de chath," fhreagair bràthar a màthar.

"Fhuair mise brath air an dòigh nach aithne dhuibhse. Is leoir dhuibh a chluinntinn gu'n do chuir Sir Iain Fastolfe le prasgan Shasunnach an ruaig air armailt Fhrangaich. Is leoir gu'n d'fhuair

na naimhdean an cuid sgadain dh' ionnsaigh an càirdean a tha o cheann ràidhe a' cuartachadh baile Orleans. Is leoir e gu bheil spiorad agus misneach ar luchd-feachd-ne air tuiteam cho ìosal is gu'n cuir ceudan de shaighdearan Bhedford an teicheadh air mìltean dhiubh. Is muladach, gun teagamh, suidheachadh ar dùthcha."

"A bheil fiughair agad gur comasach dhuitse cùisean a chur ceart ?"

"Tha e comasach dhomh deanamh mar a dh' iarradh orm leis an àrd-aingeal."

Air an ath latha chaidh Jeanne agus Laxart a dh'fhaicinn caiptean Vaulcouleurs. Rinn esan tàir air a taisbeanan, agus fochaid air a tograidhean.

"Cuir dhachaidh i, agus iarr air a h-athair a deagh sgiùrsadh."

B' iad so briathran sgallaiseach a' chaiptein.

"Tha e mar fhiachaibh orm dol chum an Righ," thuirt a' chaileag bhochd, "agus feumaidh mi a ruigheachd ged a chaithinn mo chasan gu ruig na glùinean. Is mór bu docha leam," thuirt i a rithisd, "tàmh aig baile gu bhi fuaigheal agus a' calanas maille ri mo mhàthair. Chan i an obair so mo roghainn, ach feumaidh mi dol 'ga deanamh o'n is i sin toil mo Thighearna."

"Co do thighearn ?"

"Is e Dia !"

Bu dìomhain gach nì a b'urrainn Jeanne a ràdh. Chan fhaigheadh i modh no meas o'n chaiptean, agus b'éiginn dhi tilleadh dhachaidh. Bhuanaich i air comhluadair a chumail ris na h-aingil, agus bhuanaich iadsan air a dreuchd agus a dleasnas a chumail m'a coinneamh.

Mu thoiseach an earraich, 1429, thill an nìonag a rithisd do Vaulcouleurs, agus chur i an céill le mór dhùrachd gu'm feumadh i an Righ fhaicinn roimh mheadhoin a' Charghuis. Mu dheireadh, ràinig a briathran sìmplidh cridhe a' chaiptein, agus gheall e dhi air fhacal gu'n toireadh e i an làthair an Dauphin. An uair a ràinig i a' chùirt bha i a rithisd air a coinneachadh le teagamhan agus amharuis. Dhearbh na diadhairean o 'n cuid leabhraichean gu'n robh i gu buileach air a mealladh.

" Tha tuillidh an leabhar Dhé na an leabhar sam bith a th' agaibhse," fhreagair Jeanne gu mìn, ciuin.

Coma co dhiubh, fhuair i am fianuis an Dauphin.

" A Dhauphin ghaolaich," labhair a' Mhaighdean, " is e as ainm dhomh Jeanne, agus chuireadh mi le Righ nan Neamhan a chum is gu'n ìnnsinn dhuibh gu'm bi sibh air bhur n-ungadh agus air bhur crùnadh aig baile Rheims. An sin bidh sibh nur fo-uachdaran aig Righ nan Neamhan, an tì sin is e mar an ceudna Righ na Frainge."

An déidh iomadh deasbud agus cath-labhairt chaidh aontachadh mu dheireadh gu'm faigheadh Jeanne air cheann an airm. Chaidh *état majeur*, no àrd oifigich, a thoirt dhi, agus a chur fo a facal; agus chaidh a sgeadachadh leis gach cumhachd agus ùghdarras a bha dligheach agus feumail. Thuirt i gu'n robh claidheamh air a thìodhlacadh air cùlaibh na h-àrd altair an eaglais a bha anns a' choimhearsnachd, agus gu'm bu mhaith leatha fhaighinn. Fhuaireadh e mar a dh' innis i. Ged nach do chuir i riamh gu feum e, ghiùlain i leatha e, agus cha do dhealaich i tuillidh ris. Chuireadh e an truaill de shìoda molach, crò-dhearg, a bha air a dheanamh rìomhach le òr agus airgead. Dh' ullaich Bàn-righ Shicili air a son armachd gheal, loinnearach, a chuid bu phailte air a dheanamh de airgead. Bha a' chulaidh so a' dealradh gu ceutach an gathan na gréine, agus a' còmhdach Jeanne o a mullach gu a bonn—*de toutes pièces sauve la teste*. Bha an dùthaich còmhnard mar chridhe na boise, agus bha an cruth boisgeach so r'a fhaicinn fad móran mhìltean air gach taobh. Bhiodh e cur an cuimhne a' phobuill na dealbhan a b'aithne dhaibh de'n àrd-aingeal Mìcheil, air an robh an rìbhinn òg so cho eòlach. Chuir i uimpe éideadh fireannaich.

B' ann air an 27mh de'n Ghiblein, 1429, a bha

crìoch air gach ullachadh, agus a theann Jeanne a mach air cheann a cuid feachd chum cobhair agus furtachd a dheanamh air Orleans. B'e a h-aois aig an àm seachd-bliadhna-deug. Thugadh dhi inbhe seanaileir, agus bha 'na cuideachd móran de sheanailearan eile agus de chaipteanan. Bha ise air steud-each geal, agus a' giùlan brataiche air a deanamh de anart grinn, geal, le oir shìoda. Bha innte mar shuaicheantas dealbh an t-Slànuighear, agus, air gach taobh dheth, aingeal 'ga shleuchdadh féin an suidheachadh aoraidh. Thriall am feachd air aghaidh ri taobh na Loire gu Tours, agus ás a sin gu ruig Blois. An so dh' fheitheadh beagan laithnean gus an d' thàinig biadh agus goireasan eile air an aghaidh.

Bha Jeanne cheana an déidh atharrachadh iongantach a thoirt air beusan agus cleachdaidhean na h-armailte bige a bha fo a facal. Roimhe sud, cha robh móran eolais no aithn aice air dòighean no cleachdaidhean shaighdearan. Gidheadh, chaidh i a mach agus a stigh air am feadh gun fhiamh gun eagal, agus chronuich agus thoirmisg i iomadh amhlaireachd choirbte a bha air am meas làn cheadaichte do luchd-airm. Chuir i grabadh gu buileach air gach mionnan agus toibheum a bha chuige sud cho coitcheann, agus bha eadhoin cuid de na h-àrd cheannardan am feum bóideachadh air am *bâton*,

o nach faodadh iad ainmean naomha a thoirt an dìomhanas. Bha an t-atharrachadh cho iongantach agus a bha e coimhlionta. A' boisgeadh gu ceutach 'na h-éideadh airgid, bha Jeanne daonnan air a h-ais agus air a h-aghaidh am measg nam fear colgarra, agus bha gach teanga neo-gheamnuidh tosdach, balbh an uair a thigeadh i am fradharc. Cha robh sgàth sam bith oirre a thaobh a banalais. Mar a shiubhail an armailt air a h-aghaidh b' iad laoidhean agus ceòl naomh a bu chaismeachd dhaibh. Feachd a b'iongantaiche cha d'imich riamh air rathad—a' cho-sheirm ghasda, na brataichean le'n croisean, agus an cruth dealbhach, sneachd-gheal ud a' marcachd air a cheann. Chuir Jeanne a thaobh móran de a saidealtas agus de a h-aillealachd, agus thug i seachad gach òrdugh agus àithne am briathran àrda, smachdail. Mar bu trice, bha i a' giùlan na brataiche le a làimh féin.

Mu dheireadh, chaidh Orleans a ruigheachd. Gu grad, fhuair a' Mhaighdean a mach gu'n deachaidh a treòrachadh a stigh do'n bhaile air rathad cùil, ged a bha fios agus cinnt aig a companaich uile gu'n robh i deònach air a bhi am bad nan Sasunnach gun dàil mionaide. Cha robh an so ach toiseach nan cuilbheartan a bha air an cleachdadh leis na seanailearan a chum a h-oidhirpean a mhilleadh agus a thoirt gu neo-bhrìgh. Bha eud agus diomb

air na seann laoich so ri bhi 'gam faicinn féin air an tilgeadh gu taobh air tàilleabh caileig fhaoin, bhathaisich, o na h-achaidhean còmhnard (*une préonnelle de bas lieu*). An e gu'n deanadh ise an nì sin a dh' fhairtlich orrasan? Nighean an dubh oibriche 'ga coimeas féin ri ridearan eireachdail a chaith am beatha an cleasachd nan arm! Bu thàmailte leo i bhi idir 'nan comunn.

Air an ath fheasgar an déidh faighinn gu Orleans, chaidh Jeanne a mach le buidhinn bhig an aghaidh aon de dhaingnichean nan Sasunnach. Chaidh i gu ìochdar a bhalla, agus ghairm i air na nàimhdean teannadh gu grad air falbh mu'm biodh e tuillidh is anamoch. B'e an fhreagairt a fhuair i sruth bras de chainnt spìdeil, neo-chneasda, agus cha robh ainm bu mhiosa na chéile nach deachaidh éigheach rithe.

Air feasgar na ceud Sàbaide, thachair nì comh-arraichte as fiach aithris. An déidh na dinnearach, leig Jeanne i féin 'na sìneadh a dheanamh tacan cadail. Bha cuid de na h-oifigich eile 'nan cadal mar an ceudna, agus bha sàmhchair a' riaghladh feadh an tighe. As a tonn tàmha, leum Jeanne air a h-uilinn le clisgeadh agus eagal. Chaidh a dùsgadh leis na "guthanna" air an robh i cho eòlach.

"Tha e air iarraidh orm," deir ise, "dol a mach an aghaidh nan Sasunnach."

Uidh air n-uidh, thàinig i gu bhi 'na geal fhair-eachadh.

" Tha fuil ar saighdearan 'ga dòrtadh," ars ise ; " cha d'innis a h-aon agaibh dhomh gu'n robh a leithid a' dol air aghaidh. Thoiribh dhomh mo chlaidheamh agus mo bhratach."

A sìos an staidhir ghabh i, agus leum i le cabhaig air muin an eich a bha nis 'ga feitheamh aig an dorus. Mharcaich i air falbh le a leithid de astar is gu'n robh cruidhean an eich a' cur teine ás na clachan ged a bha ghrian fhathasd gu math àrd anns an adhar. 'Na déidh thàinig a cuid feachd cho luath sa bha 'nan comas. Fhuaireadh a mach gun mhóran moille gu'n robh cùisean ceart a réir an rabhaidh a thug na " guthannan " do Jeanne. Dh' fhalbh cuid de na seanailearan, gun fhios, an aghaidh nan Sasunnach, agus iad an geall air buadhan na Maighdine a chur gu feum gun i féin a bhi 'n làthair. B'e am miann glòir a' chatha a ghleidheadh uaipe-se, agus a ghlacadh dhaibh féin. Cha do shoirbhich leis an ionnsaigh so dad na b'fheàrr na leis na h-ionn-saighean eile a thugadh le muinntir Orleans.

Mar a bha Jeanne a' réiseadh a sìos am bruthach —a bratach a' crathadh, agus a h-armachd gheal a' dearrsadh—thachair i air na tréin-fhir a' teicheadh dhachaidh, agus na Sasunnaich gu dlùth air an luirg. Bha'n ruaig 'ga cur gu teth, bras, an rathad

Orleans. Mar ioma-ghaoth nan speur ghabh Jeanne air a h-aghaidh, agus stad no moille cha d'rinn i gus an d'ràinig i balla na daingnich Shasunnaich. Chuir na Frangaich mu'n cuairt, agus thill iad 'na déidh. Thòisich an cath ás ùr, agus bha e ana-barrach dìan, fuileachdach. Far am bu teotha an strìth bha Jeanne daonnan ri a faicinn, a' cumail an àird a brataich àluinn, agus a' toirt earail agus misnich do a càirdean. Air a son féin, cha do tharruing i claidheamh, agus cha do bhuail i buille o thoiseach gu deireadh na strìthe. Chaill na Sasunnaich an càil agus an sùrd. Bha iad a' mothachadh gu'n robh an oidhirpean air an lagachadh le cumhachd neònach nach b'urrainn iad a thuigsinn. Bha an spiorad a' fàillingeachadh ceart mar a bha spiorad agus càil nam Frangach air an ùrachadh. Mu'n deachaidh a' ghrian fodha, bha an daingneach air a glacadh, agus bha na bha air mhaireann de na nàimhdean air an cur fo ghlais agus fo iuchair am baile Orleans. Air an latha màireach chaidh daingneach eile a thoirt gu talamh, agus mar sin aon an déidh aoin, gus an robh Orleans air a shaoradh o làmhan nan Sasunnach.

Mhair an séisdeadh o thoiseach gu a dheireadh ré seachd mhìosan, ach chuir Jeanne crìoch air an ochd laithean. Is cleachdadh fhathasd le muinntir a' bhaile coinneamh a ghleidheadh gach bliadhna

air an ochdamh latha de'n Chéitein, agus an taing-ealachd a chur an céill air son mar a theasairg Dia an athraichean an 1429. An déidh na buaidh iongantaich ud, fhuair a' Mhaighdean ainm ùr. Bha muinntir a' labhairt uimpe tuillidh, cha b'ann mar Jeanne d'Arc ach mar *La Pucelle d' Orleans.*

Bha na seanailearan toileach fuireach car tamail anns a' bhaile, ach chan fhóghnadh sin le Jeanne. Bha dhìth oirre tilleadh gu grad dh' ionnsaigh an Dauphin, agus fhaighinn air aghaidh gu Rheims, far an robh e ri bhi air a chrùnadh. Chaidh tilleadh mar a dh'iarr i. An so a rithisd bha gach cùirtear agus neach eile a' comhairleachadh dàil. Mu dheireadh, chaidh aontachadh gu gluasad, agus chaidh Gien, Troyes, agus àireamh de bhailtean mu'n cuairt a ghlacadh agus a thoirt fo cheannsal. Fhuair am feachd buadhmhor air aghaidh gu ruig Rheims; agus, mar a bha e a' siubhail troimh shràidean a' bhaile sin, bha Jeanne a' marcachd ri taobh an Dauphin. Bha gach sùil air a' chruth dhreachmhor, gheal a bha giùlan na brataiche, agus bha boireannaich a' cruinneachadh mu'n cuairt dhi a chum is gu'm faigheadh iad iomall a h-aodaich a phògadh. Cho luath is a bha gach ullachadh deanta, chaidh an Dauphin a chrùnadh leis gach greadhnachas agus mòralachd a bha iomchuidh agus dligheach.

Bhrùchd an sluagh a stigh ás gach cearn a dh' fhaicinn nam modhannan iongantach agus a bheachd-achadh air na trusgannan eireachdail leis an robh an luchd-dreuchd air an sgeudachadh. Am measg mhìltean eile, thàinig dàimhich Jeanne chum a' bhaile—a h-athair agus a dà bhràthair. Bha am pobull làn dealais agus aoibhneis, agus bha biadh agus deoch air an taomadh a mach gun sòradh. Mu'n d' fhàg athair Jeanne Rheims, thugadh dha, le àithne an righ agus a luchd-comhairle, barantas rìoghail nach rachadh cìs no càin a thogail gu bràth tuillidh ann an sgìreachd Domremi. Chaidh an t-sochair a mhealtainn a nuas troimh na linntean gus an d'thàinig Ar-am-mach na Frainge.

## III.

Aon uair is gu'n deachaidh an crùn mu cheann an rìgh, mhothaich Jeanne gu'n robh a h-obair agus a dleasnas air tighinn gu crìch, agus air an coimh-lionadh. Bhuanaich na "guthannan" agus na "seallaidhean" air tighinn 'ga h-ionnsaigh, ach cha robh na seòlaidhean a bha iad a' toirt seachad cho réidh no cho soilleir is a b' àbhaist dhaibh a bhi.

"O, Rìgh ghaolaich," thuirt i, "tha ceann is crìoch air mo shaothair, agus b' fheàrr leam gu'm faodainn tilleadh do Domremi. Ach tha slighe

eile air a comharrachadh a mach dhomh, agus feumaidh mi a leantainn gus an òirleach mu dheireadh."

An ceann trì laithean theann an Rìgh air falbh a chum seilbh a ghabhail air Paris. Fhuair e fàilte agus furan o gach baile troimh an robh e a' siubhal, agus cha robh neach a thuirt facal 'na aghaidh. Aig Château-Thierry thàinig Tearlach agus Diuc Bhurgundi gu còrdadh air son fosadh-còmhraige ré chóig-la-deug, agus gheall an Diuc gu'n liubhradh e thairis Paris aig ceann na h-ùine sin. Cha do thaitinn an cùmhnanta so ri Jeanne, oir thuig i sa' mhionaid gur e bh'aig an diuc anns an amharc ùine fhaighinn chum tuillidh feachd a chruinneachadh. Bha i ceart 'na barail. Mìosan an déidh sud thog an obair an fhianuis.

B' ann mu'n àm so a chaill i a claidheamh—am ball-airm sin a ghiùlain i anns gach cath a chuir i, ged nach d'thug i riamh e ás an truaill an aghaidh duine. Air latha sònruichte, thàinig i gun fhios air droch bhoireannach am measg nan saighdearan. Ghabh Jean a leithid de chorruich agus gu'n do bhuail i an creutair dona le bas a' chlaidhimh. Bhris e 'na sgealban, ceart mar a dheanadh slat de ghloine. Chuir an tachartas so dragh agus smalan air inntinn na Maighdine. Ar leatha gu'm bu dhroch mhanadh e, agus gu'n do chaill i, maille

ris a' chlaidheamh, móran de a seòltachd agus de a cumhachd.

Cha robh am fosadh-còmhraige agus an dàil a' tighinn ro mhath ri càil Jeanne, agus, an ùine gun a bhi fada, thàinig crìoch air a foidhidinn.

"*Beau duc*," thuirt i air maduinn àraid ri aon de na seanailearan a bha càirdeil rithe, "ullaich an trùp, agus faigh do chaipteanan an òrdugh. *En mon Dieu, par mon martin*, tha mi cur romham deanamh air Paris gun an còrr fuirich."

Cha ghabhadh i bacadh. Chaidh falbh le cabhaig, chaidh Paris a ruigheachd, agus chaidh geata St. Honoré a ghlacadh mu'n d' fhuair na Sasunnaich dol 'nan tarruing. Air an taobh a stigh de'n gheata bha clais leathan, dhomhain, làn uisge. Cha robh fios aig Jeanne air so roimh làimh, agus b'éiginn dhi tilleadh air falbh chum ullachadh feumail a dheanamh gu faighinn thairis. Mar a bha i dol air a h-aghaidh air an là màireach, thàinig teann sparradh o'n Rìgh nach robh i ris an còrr dragh a chur air Paris, ach gu'm feumadh i dol air a h-ais do St. Denis, far an robh e féin. Bu dìomhain do'n Mhaighdin a chur an céill gu'n robh an ceann-bhaile furasd a ghlacadh, agus gu'n deanadh aon oidhirp threubhach, dhiongmhalta a chur an làmhan Thearlaich. B'e an t-òrdugh rìoghail gu'n robh i ri tilleadh do St. Denis, agus cha robh tuillidh ri ràdh no r'a dheanamh.

B'e tilleadh a bha ann, agus bha sin fada an aghaidh miann agus inntinn Jeanne. Thug e uaipe móran de a misnich—bha a cridhe air a mheatachadh. Am b'ann an asgaidh a bha gach ionnsaigh a thug i air a dùthaich agus a cinneach a shaoradh agus a theasairginn o chumhachd nan nàimhdean? Bu choltach gu'm b'ann. Bha aon nì sònruichte a' toirt dhi sòlais agus comhfhurtachd. A dh' aindeoin co theireadh e, chaidh Tearlach a chrùnadh aig Rheims! Bha i fathasd air a tathaich le "guthannan" agus "seallaidhean," agus bha iad so 'ga seòladh gus an strìth a chumail air a h-aghaidh, gun laiseachadh, gun mhoille.

Ged a bha an Rìgh daonnan a' cur ìmpidh oirre fois a ghabhail agus foidhidinn a chleachdadh, cha do sguir e riamh de bhi nochdadh dhi gu pearsanta gach coibhneas agus deagh-ghean. Thug e dhi tigh mór, eireachdail, le grèidhean sheirbhiseach —mar a fhreagradh do àrd sheanailear. Thug e dhi, mar an ceudna, cleòca àluinn òir, a' fosgladh air an dà chliathaich, gu bhi air a chaitheamh thairis air a h-armachd. Cha robh meas no modh a ghabhadh toirt do bhan-diuc nach d'thug e dhi, agus bha e a' nochdadh gu soilleir gu'n robh e 'na comain air son a h-oidhirpean foghainteach ás a leth féin agus a luchd-leanmhainn. Gidheadh, bha e a ghnàth a' diultadh gu snasail, cùirteil gach asluchadh

a bha i deanamh chum an cogadh a chumail air aghaidh. B' ann air éiginn a fhuair i a chead gu dol a mach a chum St. Pierre-le-Moutier a bhuntainn o làmhan nan nàimhdean.

Ciod è a their mi mu na h-euchdan a rinn Jeanne aig a' bhaile so? Chan urrainn mi ni a ràdh ach gu'n robh iad anabarrach agus mìorbhuileach. Cha do shoirbhich ro mhath leis a' cheud ionnsaigh a thug i féin agus a feachd, agus bhrùchd na tréinfhir air an ais—'nan ceudan agus 'nam mìltean. Bha Jeanne cho dlùth do'n daingnich is a b'urrainn dhi faighinn, agus mu dheireadh cha robh leatha ach cóignear no seathnar a dh' fhuirich dìleas dhi. Dh'éigh neach éiginn rithe teicheadh le a beatha. Thug i dhi a clogaid, agus fhreagair i nach falbhadh i gus am faigheadh i seilbh air a' bhaile. Bha dhìth oirre maidean agus connadh a thional chum gu'n lìonta an dìg a bha mu'n cuairt do'n bhalla. Ma mhothaich i gu'n robh i ach beag 'na h-aonar, cha d' thuirt i smid mu dhéighinn.

" Drochaid, drochaid," dh'éigh i; " *aux fagots et aux claies tout le monde!*"

B'ann dìomhain a bha gach earail gu i a theicheadh.

" Tha agam fhathasd," ars ise, " leth-cheud mìle fear; oibricheamaid uile mar nach d' oibrich sinn riamh roimhe."

Bha guth a beoil mar fhuaim thrompaid airgid, agus bha a gnùis air lasadh le àrd dhealas. Làn faiteachais, tha eachdraidh ag innseadh dhuinn gu'n d' thug Jeanne a mach Pierre-le-Moutier 'na h-aonar. Is e as feàrr leinn a chreidsinn gu'n do thill an armailt a ghabh an ra-treud, agus gu'n d' thug i cuideachadh feumail seachad. Eadhoin aig a sin, tha a' chùis ach beag cho iongantach is a bha i roimhe, agus chan urrainn sinn a ràdh ach gu'n robh i mìorbhuileach.

Bha St. Pierre-le-Moutier air a ghlacadh do'n Rìgh. Gun dàil bha an ceòl air feadh na fìdhle. Chunnacas gu soilleir gu'm faodadh Paris a bhi air a chosnadh nan d' fhuair Jeanne cumail air a h-aghaidh, agus cha b'àm e do na Sasunnaich gu cadal air an ràimh. Bha Diuc Bhedford a' siubhail air feadh na dùthcha mu'n cuairt, agus e a' creachadh agus a' losgadh, gun truas gun mheachainn. Bha e a' glacadh air an ais móran de na bailtean a thugadh uaithe le Jeanne. So rinn e, agus bha Rìgh Tearlach 'na thàmh—a' cur seachad na h-ùine gu sòghmhor, sunndach am measg a chùirtearan miodalach. Bha a ghiùlan agus a dhol a mach a' cur mór champar air a' Mhaighdin, agus 'ga toirt ach beag gu eu-dòchas. Mu dheireadh chuir i roimpe a' chùis a ghabhail 'na làimh féin.

Gun fhacal a ràdh ri duine, dh' fhàg i an caisteal.

Bha builsgean a' chogaidh a nis aig Melun, agus bha am baile sin air a bhagradh gu searbh leis na Sasunnaich. Cha robh a' chuideachd a dh' fhalbh le Jeanne ro lìonmhor—cha robh annta ach àireamh bheag—ach 'nam measg bha a dà bhràthair. Thug na " guthannan " a nis dhi rabhadh gu'm biodh i air a glacadh agus air a deanamh 'na prìosanach uair-eigin roimh Lath Fhéill-Sheathain. Rinn i aon ùrnaigh eagalach gu'n leigeadh Dia leatha bàs fhaghail an uair a rachadh a toirt am braighdeanas. Do'n athchuinge so cha d'fhuair i freagairt. Chuala i gu'n robh Compiègne an gearr chunnart.

" *J'irai voir mes bons amis de Compiègne*," thuirt i.

Ràinig i, agus an toiseach chaidh leatha gu math. Ar leatha gu'n toireadh i buaidh a mach ach ionnas 'na h-aonar, ceart mar a rinn i aig St. Pierre-le-Moutier. An uair a bha choltas oirre gu'm bu leatha gun teagamh cliù an latha, ghabh earrann de a cuid feachd eagal agus giorag gu'n robh iad dol a bhi air an cuartachadh. Theann iad air an ais an deannaibh 'nam bonn. Fhuair na nàimhdean chlocrach iadhadh mu Jeanne.

" *Rendez vous*," ghlaoidh iad gu feargach, a' caitheamh oirre iomadh ainm gairisneach, breugach. Rinn ridire sònruichte greim air cirb a cleòca, agus spìon e i thar an eich. Bha i a nis gu tur am méinn

a cuid naimhdean. Bha i air a tréigsinn leis na cladhairean a bha i chuige so a' treòrachadh. An robh i air a tréigsinn, mar an ceudna, le cumhachdan nan neamhan ? Mu'n toir sinn breth luath, lochdach mu'n ghnothach sin, feumaidh sinn a chuimhneachadh nach d' thuirt na " guthannan " riamh rithe —" Rach agus dean cobhair air Compiègne." Thàinig i a mach do'n chath so gu buileach ás a làimh féin, agus gun ghealladh sam bith ach gu'm biodh i air a glacadh roimh Lath Fhéill-Sheathain.

## IV.

Mar fhalaisg ris na sléibhtean casa, ruith an naigheachd air feadh na Frainge agus Shasuinn gu'n robh a' " bhan-bhuidseach " air a toirt fo cheannsal. Bha sòlas, sùgradh agus aighear an cùirt Righ Eanruig VI. Cha léir dhuinn móran de threubhantas no de uaisle anns a' ghiollachd a fhuair Jeanne o a nàimhdean, aon uair is gu'n d'fhuair iad greim oirre. Chaidh a glacadh mar sheanaileir air ceann a cuid feachd. Bu phrìosanach cogaidh i. Anns na linntean a b'aineolaiche agus bu bhuirbe bha a leithid sin de phrìosanach saor o chunnart a bheatha. Bha e riamh air a thuigsinn gu'm b' fhiach e tuillidh beo no marbh—theagamh gu'm faighte éirig mhath air a shon no gu'n leigte prìos-

anaich eile ma sgaoil 'na iomlaid. B' ann cruaidh-chridheach thar coimeis a bha'n càradh a thugadh do Jeanne.

B'e umpaidh Frangach a ghlac i ; ach, an déidh a toirt o dhaingnich gu daingnich, chaidh mu dheireadh a liubhairt thairis do làmhan nan Sasunnach. Uathasan cha b' ion fiughair a bhi ri móran iochd no ceanail. Dhruid iad i a suas am prìosan duaichnidh Rouen. Chaidh buntainn rithe air dòigh nach robh gu cliù nan Sasunnach. Ceart mar a rinneadh air Baintighearn Bhuchain le Eideard I., chaidh a cur a stigh do chrò iaruinn, a ceangal eadar làmhan, chasan agus amhaich ri posta làidir, daingeann, ionnas nach b'urrainn dhi carachadh no amharc a nunn no'n nall. Chaidh cóignear de shaighdearan borba Sasunnach a chur a stigh do'n aon t-seomar rithe chum freiceadan a dheanamh oirre a latha agus a dh' oidhche. Theagamh gu'm b'e so am peanas bu mhiosa bh'aice ri fhulang, oir 'na cadal no 'na faireachadh cha robh i mionad á sealladh nam fear so ré thrì mìosan.

Aon uair is gu'n deachaidh a toirt gu deuchainn air beulaibh nam breitheamhnan chaidh a leigeadh a mach ás a' chrò, ged a bha i daonnan ceangailt air chois ri casan a leapa. Ach, car aoin tiota, cha d'fhuair i á fianuis nam fear-faire gus an latha san deachaidh crìoch air a beatha. Is dòcha gu'n

robh a' ghiollachd so comh-shìnte ri spiorad dìoghaltach nan Sasunnach. Cheannaich iad Jeanne o na Frangaich a ghlac i air son sè mìle franc—an t-suim a rachadh a phàigheadh air son àrd phrionnsa. Bha iad a' cur rompa gu'm biodh luach am peighinn aca. Bha iad air an gluasad leis an spiorad a bha'n Shylock.

Bha tuill air an deanamh am ballachan an t-seòmair troimh am biodh na seanailearan agus na tighearnan ag amharc oirre gun fhios dhi. Gu minic bhiodh a' chóignear fhear ud a bha daonnan 'na cuideachd ri spòrs agus fanaid, agus a' toirt dhi gach mì-mhoidh agus maslaidh a ghabhadh toirt do chaileig. Cha b'ann gun deagh aobhar a lean i ri aodach fireannaich. Eadhoin an uair a bha i ro thinn—ri cluais bàis—air tàilleabh mìr de iasg mì-fhallain a thugadh dhi, cha d' fhuasgladh a casan agus cha d' thugadh boireannach gu frithealadh dhi. Bha gach frithealadh air a dheanamh leis na saighdearan fiadhaich, mì-chneasd ud.

C'arson a chaidh càradh cho aingidh, neo-bhàigheil a thoirt do'n Mhaighdin mhi-fhortanaich —nìonag mhàlda nan naoi-bliadhna-deug ? Chaidh a chionn gu'n robh eagal agus uamhunn air feachdan Shasuinn roimpe, agus gu'n do dhiùlt iad, ás is ás, carachadh no gluasad á Calais gus an rachadh cur ás dhi.

Ma dheireadh chaidh a toirt gu a deuchainn. B'e talla a bhreitheanais caipeal a' Chaisteil an Rouen, agus, air a' cheud latha, b'e àireamh nam breitheamhnan dà fhichead. Bha iad uile àrd an inbhe agus am foghlum—easbuigean, oideachan-oilein agus an leithidean sin. Ciod è an cothrom a bha aig caileig nan naoi-bliadhna-deug, a bha buileach aineolach a thaobh eolas litreach, an aghaidh na h-uiread so de cheud sgoilearan na Roinn Eorpa? Ré shè laithean bha i air a dlùth cheasnachadh le fear ma seach o mhoch gu dubh. Cha robh seòlt-achd no ìnnleachd nach do chleachdadh a chum a ribeadh agus a milleadh. Fhreagair i gach ceist gu simplidh ach, gidheadh, gu cùirteil, agus cha b'urrainnear cearb facail fhaighinn oirre. Riamh cha do ghabh i giorag no breisleach; agus ar leam gu'n robh a giùlan an staid a h-irioslachaidh móran na b'iongantaiche agus na bu mhìorbhuiliche na bha e an uair a bha i aig àird a cumhachd agus ri cath agus strìth air cheann na marc-shluaigh.

Cha deachaidh cùis dhìtidh sam bith a leughadh a mach 'na h-aghaidh, ach bha e air a thuigsinn gu'n robh iomadh droch-bheart air a chur ás a leth —breugan, toirt an t-sluaigh air seachran, fiosachd agus gisreagan, mealltaireachd, toibheum an aghaidh Dhé, buidseachas, iodhal-aoraidh, comhluadair ri deamhain, agus tréigsinn an fhìor chreidimh. B'e

suim agus brìgh nam freagairtean a bha air an toirt seachad le Jeanne gu'n robh i a' làn chreidsinn san Eaglais a bhos, ach, a thaobh a deanadais agus a briathran, gu'n robh i a' toirt géill agus ùmhlachd do Dhia a mhàin ; nach sguireadh i de bhi a' caitheamh aodaich fireannaich gus am faigheadh i àithne o a Tighearn—uaithe-san a dh' iarr oirre an toiseach a leithid sin de sgeadach a ghabhail ; nach d'rinn i toibheum riamh an aghaidh Dhé no a chuid naomh ; nach robh aice ri ràdh ma dhéighinn nan " guthannan " agus nan " seallaidhean " a bh' air an deonachadh dhi ach gu'n robh a comunn gu minic ris an aingeal Mìcheil agus ris na naoimh Caitrìona agus Mairghearaid. Thuirt i nach b'urrainn i an còrr freagairt a thoirt seachad ged a shlaodadh iad a corp ás a chéile eadar eachaibh no ged a thilgeadh iad beo i an teine lasrach.

Bha'n deuchainn agus an ceasnachadh so air an deanamh gu follaiseach—am fianuis gach neach a thogradh dol a dh' éisdeachd. Bha cléirich an làthair, agus chum iad cunntas air gach ni a chaidh a ràdh agus a dheanamh. Bha a' chùirt air a suidheachadh, cha b'ann air son ceartais, ach air son na Sasunnaich a thoileachadh le Jeanne a dhìteadh. A dh' aindeoin an cuid chuilbheartan, cha robh nan comas cearb fhaighinn oirre, agus chaidh an deuchainn fhollaiseach a thoirt gu crìch. B'e beachd nan uile

aig an robh inntinnean fosgailte nach do nochd Jeanne dad de nàdur uilc ach gur ann a nochd i, mur e nàdur aingil, co dhiubh nàdur maighdin bheusaich, chaomhail, a chum i féin buileach glan—gun smal o'n t-saoghal.

Ged nach b'urrainn na breitheamhnan coire sam bith fhaighinn innte, cha robh 'nam beachd idir a leigeadh ma sgaoil. Mar thachair do Phìlat, bha eagal an t-sluaigh orra, eadhoin eagal nan Sasunnach. Chaidh a rùnachadh, uime sin, gu'n rachadh a cur air a deuchainn a rithisd—an turus so gu dìomhair anns an t-seomar bheag a bha aice sa' phrìosan. Ré shè làithean cianail, fadalach, chaidh an ceasnachadh air aghaidh aon uair eile. Chaidh ascaoin agus mallachd na h-Eaglais a bhagradh, a rithisd agus a rithisd, air an nìonaig eireachdail mur aidicheadh i gu'm b'ann o ifrinn agus nach b'ann o neamh a bha na "guthannan" agus na "seallaidhean" san robh i a' cur na h-uiread de ùidh. B' fhaoin da-rìreadh móran de na ceistean a bh' aice ri fhreagairt. Chan urrainn mi ach aon no dhà a thoirt seachad mar eisimpleir air an iomlan. Bha e air a shìor fharraid ciod è an àirde bh'anns an aingeal Mìcheil; ciod è cho fad sa bha 'fhalt; an robh sgiathan air, agus ciod è a' chuma bh' orra; ciod è an trusgan a bha uime, agus ciod è a bha e a' giulan m'a cheann. A chuid bu mhò dhiubh so dhiult i a fhreagairt, do

bhrìgh nach robh gnothach aca ris na ciontan a bha air an cur ás a leth. Dh' ainmich i, co dhiubh, gu'n robh aige ma cheann crùn òir a bha anabarrach bòidheach agus luachmhor. Chrìochnaich an ceasnachadh dìomhair amhuil mar a rinn am fear follaiseach—gun nì sam bith a bhi air a dhearbhadh an aghaidh Jeanne a bha toilltinn peanais.

An robh na Sasunnaich a nis riaraichte ? B'iad nach robh. Dh' fheumta a' chaileag bhochd a chur air a deuchainn ás ùr. Thòisich an ceasnachadh a rithisd—an uair so an talla mór a' chaisteil—agus mhair e o dheireadh a' Mhàirt gu toiseach a' Chéitein. A rithisd fhreagair Jeanne gach ceist air mhodh a chur gu amhluadh na breitheamhnan a b' àirde am foghlum agus an seòltachd, agus a thug air prìomh chléireach na cùirte sgrìobhadh gu minic an déidh bhriathran na Maighdine—*Responsio Johannae superba.* Mu dheireadh, dhiult i an còrr a ràdh, agus chaidh am mòd ma sgaoil.

## V.

Eadhoin fhathasd, cha do strìochd cumhachdan Shasuinn, agus chaidh teannadh ri innleachdan a dheilbh air son dearbhaidhean eile chur air seasmhachd na Maighdine. An àite-mhargaidh chaidh sgàlan-losgaidh a thogail, an connadh air a chàradh

gu sgoinneil, deas, ullamh gu dol ri bhuidealaich cho luath 'sa gheibheadh e an t-sradag. Bha àite na h-ìobairt air a dheagh uidheamachadh. Có a bha ri ìobradh ? Am b' i Maighdean mhaiseach nam feartan agus nam buadh ? Bha mìltean sluaigh cruinn, air an tarruing astair fhada ás an dùthaich mu'n cuairt. 'Nan suidhe air cathraichean àrda, le cleòcanna àluinn bha na breitheamhnan gruamach, neo-bhàigheil—dà fhichead 'sa dhà dhiubh. Thàinig fosadh air a' chuideachd an uair a chunnacas a tighinn air aghaidh an carbad cuglach a bha giùlan na h-ighine mhòdhair, shìobhalt a dh' fheumta a dhìteadh a dheoin no dh' aindeoin. Shearmonaich aon de na pearsachan-eaglais gu snas-bhriathrach, fileanta. Thug e rabhadh do Jeanne mur h-aidicheadh i gur ann o Shatan a bha na "guthannan" a bha labhairt rithe gu'm biodh i am méinn a bhi air a losgadh air an sgàlan ud, agus, an déidh a bàis, nach robh leaba feitheamh oirre ach teine ifrinn.

Aig deireadh na searmoin, thòisich an ceasnachadh. Bha Jeanne an àmhghar agus an cruaidh-chàs. Bha a spiorad air a shàruchadh agus air a chlaoidh. Bha i air a tréigsinn leis an Rìgh, leis an arm, agus leis an t-sluagh do'n do choisinn i fuasgladh agus saorsa o chuing na nàmhaid. Bha i a réir coltais air a tréigsinn le cumhachdan nam flaitheas—leis na h-aingil agus na naoimh do'm b'àbhaist tighinn

chum a misneachaidh. Cha robh sùil r'a fhaicinn a bha gabhail truais dhi, agus cha robh làmh sìnte chum cobhair a dheanamh oirre. Bha i a' saltairt an amair-fhìona 'na h-aonar, agus cha b'ioghnadh a h-anam a bhi air a leagadh a sios fo dhìobhail misnich. Bha a naimhdean ag iadhadh gu dlùth ma timchioll, agus, ged a shaor i daoine eile, i féin a shaoradh cha b'urrainn dhi. B'ann fo a shamhuil so de shuidheachadh a bha eadhoin Slànuighear an domhain air a cho-éigneachadh gu éigheach a mach agus fharraid le mór dhoilgheas c' uime thréigeadh E.

Am b' ioghnadh gu'n do bhris Jeanne bhochd a sìos an uair a theannadh aon uair eile ri a ceasnachadh ? Thuirt i gu'n robh i toileach anns gach nì a bhi air a stiùradh leis an Eaglais, agus gu'n cuireadh i uimpe aodach boireannaich gun tuille dàlach. Air a' bhonn so fhuair i ás le a beatha. B'i a bhinn a thugadh a mach nach robh i ri a losgadh, ach ri a cumail ri a maireann am prìosan daingeann, air aran agus uisge.

" A mhuinntir na h-Eaglaise (*gens d'Eglise*)," thuirt i, " thoiribh mi do bhur prìosan féin, agus na fàgaibh mi na's faide an làmhan nan Sasunnach."

Bha dhìth oirre faighinn air falbh o'n t-slabhraidh iaruinn agus o chomunn piantach a luchd-coimhead. Chaidh ìnnseadh dhi gu'm bu nithean

sin nach gabhadh deanamh, agus gu'm b'ann an làmhan nan Sasunnach a dh' fheumadh i fuireach.

Chuir i uimpe deise boireannaich, ach cha b' fhada rinn i a mealtainn. Air an ath latha b' aithreach leatha gu'n do ghéill i do luchd a geur-leanmhainn. C'arson a rinn i an nì mì-cheutach so gun chead iarraidh no fhaighinn o a "guthannan?" Gun dàil thill i air a h-ais dh' ionnsaigh na culaidh a bha mar fhiachaibh oirre chaitheamh le àithne nan naomh agus nan aingeal.

Fhuair na Sasunnaich so a mach. An còrr fathamais cha robh ri thoirt dhi. Air an 30mh de'n Chéitein, 1431, chaidh a giùlan a rithisd do mheadhoin na sràide, agus bha sluagh anabarrach mór an làthair. An uair a chunnaic i an connadh thàinig tiomadh air a h-anam.

"Cha deachaidh mo chorp riamh a thruailleadh, ach tha e an diugh ri bhi air a losgadh gu luaithre."

Mar so dh' éigh Jeanne bhochd agus a corp agus a spiorad a' criothnachadh agus a' fàillingeachadh.

"B' fhearr leam," thuirt i a rithisd, "an ceann a bhi air a chur dhiom seachd uairean na bhi aon uair air mo losgadh. Tha mi a' togail mo chùis gu Dia an aghaidh na h-eucoir a tha air a deanamh orm."

Chaidh an leus a chur ris a' chonnadh, agus, an ùine ghoirid, bha an toit dhòmhail, dhubh a' dorch-

achadh an adhair. Dh' iarr i crois a thoirt a mach ás an eaglais a chum is gu'm biodh a sùil oirre mar a bhiodh i dol gu bàs. Chaidh so a dhiùltadh dhi; ach ghlac aon de na saighdearan Sasunnach sgonn de shlait, bhris e i ri a ghlùn na dà leth, agus cheangail e an dà mhìr gu cabhagach ri chéile. Chaidh a' chrois so a chumail suas ma choinneamh na caileige mar a bha na lasraichean 'ga cuartachadh. Chualas i gu tric a gairm air Iosa; agus, leis an ainm naomh so air a bilean, thug i suas a spiorad. Thuirt Iain Tressat, fear-ionaid Righ Shasuinn—" Tha sinn uile caillte, oir loisg sinn ban-naomh!"

Fhuair na Sasunnaich an toil, agus a nis dh' fhaodadh am feachdan dol air an aghaidh. Cha robh móran buaidh leo an déidh a' ghniomh chiorr-amaich ud; agus, mar a dh' innseadh roimh làimh leis a' Mhaighdin, chaidh an sgiùrsadh gu h-ealamh a mach ás an Fhraing.

An ceann fhichead bliadhna, chaidh cùirt ùr a chur air bonn air son fìor chliù na Maighdine fhaighinn a mach. Cha robh buaidh na b' fhaide aig na Sasunnaich thairis air na Frangaich, agus dh' fhaodadh ciall, ceartas agus onair an guthannan a thogail. Bha cuid de na breitheamhnan marbh, ach bha móran dhiubh fhathasd air mhaireann. Chaidh gathan de sholus dealrach a thilgeadh air beatha agus giùlan Jeanne o a breth gu a bàs, agus

cha robh r'a fhaicinn ach caomhalachd, banalas, bàidhealachd agus eireachdas. Chaidh a chur a mach á teagamh gu'n d' fhuiling i gu neo-chiontach ; agus, a bharrachd air a beatha bhi ionraic, gur i a bha 'na meadhoin air an Fhraing a theasairginn o chumhachd nan Sasunnach. Chaidh a h-ainm agus a cliù a ghlanadh o gach sgleò agus smal, ach bha e eu-comasach am marbh a thoirt beò. Chaidh a bràthair a dheanamh na ridire, agus chaidh a càirdean fhiosrachadh le iomadh meas agus urram. An déidh Ar-am-mach na Frainge, is beag gu'n robh baile anns nach deachaidh carragh a chur a suas mar chuimhneachan air a' Mhaighdin.

Thug mi seachad am briathran aithghearr eachdraidh iongantach Jeanne d'Arc. Is alladh gun chliù am feasd air baile Rouen gu'm b'ann an taobh a stigh de a bhallachan a chuireadh i gu bàs. Is e an t-ionad san robh i air a cumail an cuibhreach Gethsemane na Frainge, agus is e an t-àite san do losgadh i Calbhari na h-àirde n-iar. Bidh a luchd-dìtidh air an cumail air chuimhne mhaireann sa' cheart rathad 's a bheil Caiaphas, Herod, agus Pilat.



# Dan-Cluiche Cinneachail Gailig.

An t-Urramach Niall Ros.



U mhiann leam an seadh as farsuinge a thoirt do na facail "Dàn-Cluiche Cinneachail." Cha'n 'eil mi a' cleachdadh nam briathran a thaobh dàin-chluiche a tha a' deanamh sgeoil air earrainn bhig a mhàin de eachdraidh cinnich. Ni mò tha mi a' ciallachadh tighean-cluiche air an cumail suas air chosguis na stàta. Ach is e an seadh a bheirinn do na facail, meur de litreachas a ghabhas cur an riochd, agus a tha aig an àm cheudna a deanamh ath-aithris eagnuidh air gach cor agus prìomh-chleachdadh ann an eachdraidh nan Gàidheal. Is ann de'n cheart ghnè so a bha dàn-chluiche na Gréige bho shean. Chaidh solus ùr a chur air na h-ursgeulan aosmhor le luchd-dealbh nan dàn-chluiche—le Aeschylus, Sophocles, agus Euripides. Fo làimh nan ughdaran ainmeil sin thugadh beatha nuadh do bheul-aithris nan Greugach. An tlachd a bha aig na diathan ann an sluagh agus fearann na Gréige; cliù nan gaisgeach air bilean nam bàrd; eachdraidh nan tighean rioghail a bha 'g an sloinneadh féin air

cumhachdan a b' àirde na an cinneadh-daonnda—is ann bho chuspairean mar iad sin a fhuair muinntir na h-Aithne faireachadh air beatha chinneadail aig an robh a sinnsireachd cian nan cian air ais roimh thoiseach eachdraidh.

Anns an t-seadh fharsuing so, cha'n eil cluich-dhàn Shasuinn de'n ghnè chinneachail. Tha luchd-àitichidh Shasuinn an diugh air an tarruing bho iomadh treubh ; agus cha d'thug a' mhór-chuid de'n t-sluagh aire shònruichte do'n bheul-aithris aig treubh dhiu sin seach a chéile. Is e *Beowulf* 'n a aonar an aon dàn a tha a nis air sgialaibh de fhior sheann litreachas nan Sasunnach. Gidheadh cha b'ann le beul-aithris, ach le sgrìobhadh a chaidh a chumail air chuimhne. Agus cha d' rinneadh feum dheth ann an cluich-dhàin Shasuinn. Tha sin a' nochdadh nach 'eil cluich-dhàin Shasuinn a' gabhail suim de sheann eachdraidh na dùthcha. Mar thoradh air an dearmad sin, tha cliù nan linntean gaisgeil a' dol bàs ; tha ursgeulan agus bàrd-dachd nan seann aimsir a' dol air dìchuimhne ; agus tha an sluagh miosgaichte a' call éud agus iomradh a thaobh gach nì a bha ionmholta 'n an sinnsir. Chithear an dearmad so gu soilleir anns na dàin-chluiche Beurla a chaidh a sgriobhadh ri linn Ban-righinn Ealasaid. An uair a bhiodh na h-ùghdaran foghainteach a bha beò 's an latha sin a' sireadh

cuspair an taobh a mach de'n ginealach féin, thaghadh iad ni-éigin a bhuineadh do na Linntean Meadhonach, ar neo bhiodh iad air an treòrachadh air ais, fo bhuaidh ath-bheothachadh an fhoghluim, gu fiosrachadh nan Ròmanach agus nan Greugach. An dà dhàn-cluiche, *Lear* agus *Cymbeline*, a tha a mhàin air an dealbh air sean ursgeulan nan eilean so féin, tha iad air an tarruing, cha'n ann bho eachdraidh nan Sasunnach, ach bho eachdraidh nan Cuimreach. Agus ma bha na h-ursgeulan Cuimreach sin freagarrach gu bhi air an suidheachadh ann an cruth dàn-cluiche, carson nach biodh na seann sgeulachdan Gàidhealach, an Eirinn agus an Albainn, a cheart cho iomasglach anns an t-seadh so ri ursgeulan nan Cuimreach ? Tha na h-uile coltas gu bheil iomradh Chuchulainn agus ghaisgich na Craoibhe Ruaidhe dluth air dà mhíle bliadhna dh' aois. Faodaidh an Gàidheal da rìreadh a bhi taingeil gu bheil eachdraidh a shinnsir air a cumail air chuimhne bhuan le beul-aithris nan ginealach.

Ach cia mar a bheirear an litreachas a tha toirt cunntais mu na linntean gaisgeil sin gu bhi a chum ùrachadh do mhuinntir an latha 'n diugh ? An deanar sin le bhi beachdachadh air cuibhrionn de'n t-sean bhàrdachd a mhàin ? An deanar e le bhi a' sònruchadh earrannan a tha ro-bhinn agus maiseach ? Cha deanar ! Cha'n 'eil rainn thaghta

de'n t-sean bhàrdachd ach mar neamhnuidean a tha toirt eàrlais air luach an ionmhais litreachail. Ni mò a bheirear beachd cothromach air luach an ionmhais le sgeulachd air a h-innse no air a sgriobhadh anns an dòigh choitchionn. Cha'n 'eil modh na sgeulachd éifeachdach gu leòr, oir tha e a' buntainn ris a' chluais a mhàin. A chum gu'm bi aire a' Ghàidhil air a glacadh cha'n uilear gu'm bi a shùil air a cleachdadh cho math ri a chluais. Cha'n uilear gu'm bi mac-meanmna air a bheothachadh le riochd nan ginealach a chaidh seachad ; le dealbh cleachdaidhean nan sinnsir air a chur gu litireil an gnìomh fa chomhair nan sùl. Agus a chum na crìche sònruichte so, cha'n eil meadhon as freagarraiche na an dàn-cluiche Gàilig. Chuireadh am meadhon so gu h-eagnuidh an céill maraon cruth nan sean ghinealach do'n t-sùil, agus beartas an t-seann litreachais do'n chluais. Bhiodh buaidh agus beatha as ùr air am buileachadh air na seann sgeoil ; gheibhte cunntas ceart air na rinn ar n-athraichean anns an àm a chaidh seachad ; agus bheirte beachd misneachail air na dh' fhaodamaid a dheanamh anns na bliadhnaichean ri teachd. Ann a bhi beothachadh na cuimhne cinneachail bhithte aig a' cheart àm a' dùsgadh dòchais chinneachail mar an ceudna.

Faodar aideachadh nach biodh dàn-chluiche

cinneachail a chum buannachd shaoghalta do'n Ghàidheal. Cha chuireadh sud òr no airgiod 'na char. Ciod e, matà, am feum a dheanadh an nì so dha? Is e am feum sònruichte a dheanadh so dha, gu'm biodh a leithid so de nì 'na mheadhon air a dhion bho dhà chunnart a tha gu mór a' bagairt air. Is e a' cheud chunnart diu sin gu bheil e buailteach air e féin a chall, agus a bhi air a shlugadh suas am measg chinneadh eile. Ann a bhi a dearmad a chànain mhàtharail tha e maille ri sin a dearmad "na carraig bho 'n do bhuineadh e." Is e an nì is riatanaiche do'n Ghàidheal an diugh gu'm biodh e an còmhnuidh a' cumail air chuimhne spiorad a shluaigh féin, air eagal mu'n caill e a chòir-bhreith. Cia dìblidh, tàireil, an neach sin a chaill a mheas air spiorad a shinnsir! Cha Ghàidheal e, agus cha Ghall e. Agus cha ghabh Sasunnach duineil ris mar Shasunnach. Their a leithid sin de neach gur e an saoghal mór a dhùthaich, agus an cinneadh-daonnda air fad a shluagh. Ach is tearc a rinn a leithid sin de neach móran feuma riamh d'a mhuinntir no d'a dhùthaich. Tha crìoch nàdurrach air a tarruing eadar cinneach is cinneach. Chithear an t-eadar-sgaradh ann an cainnt, an cleachdadh, agus an litreachas. Agus anns an t-seadh so tha an Gàidheal eadar-dhealaichte bho gach muinntir eile. Cha'n eil mi idir a' dol cho fada is gu'n canainn gu'm

bu chòr an t-eadar-dhealachadh mór so a bhi a' seasamh ann an gnothuichean riaghlaidh siobhalta; ach tha e iomchaidh aig an àm cheudna gu'm biodh an Gàidheal a' cumail greim daingean air na nithibh as luachmhoire ann an nàdur a mhuinntir. Agus is e am feum sònruichte a dheanadh dàn-chluiche Gàilig—a bhi a' cur gu riochdail an gniomh fa chomhair a shùl nam feartan agus nan subhailcean a bhuineadh d' a shinnsir.

Is e an dara cunnart a tha bagairt air a' Ghàidheal —gu bheil e so-aomta gu bhi call neart agus fior-ghlaine a mhac-meanmna. Is e an t-aobhar, gu bheil e mar is trice air a chuartachadh le strì agus ùpraid an tòir air saoibhreas. A latha agus a dh' oidhche is gann gu bheil nì as ionmholta a' tighinn gu a shùil agus gu a chluais na malairt agus buannachd aimsireil. Tha na nithean sin, mar is math tha fios againn uile, glé fheumail 'n an àite féin. Ged a tha iad an còmhnuidh 'nam buaireadh anns gach suidheachadh, gidheadh tha iad 'nam buaireadh agus 'n an cunnart comharraichte do'n Ghàidheal. Tha sin mar sin a thaobh a' chor anns a bheil e 'g a fhaotainn féin an diugh. An uair a tha an Gàidheal ag ionnsachadh foghluim agus iomadh nì prìseil bho mhuinntir eile, is e a' bhochduinn gu bheil e aig a' cheart àm a call a ghreim agus a mheas air na nithibh as glice agus as prìseile a bhuineadh d' a

mhuinntir féin. Nochdaidh mi ciod e tha mi a' ciallachadh le bhi a beachdachadh air eisimpleir a tha tuilleadh is cumanta. Seallamaid air òganach a chaidh a bhreith is àrach ann an ceàrn anns a bheil fathast an t-sean chainnt air a labhairt, agus na sean chleachdaidhean air an cumail suas. Gabhaidh an t-òganach a thurus gu Galldachd, agus cha'n fhada gus an tog e dòighean a' bhaile-mhóir. Tha e measgachadh leis a' chomunn, agus a' fàs eòlach air na gnàthan ùra a tha tachairt air. Ann an ùine gun a bhi fada bidh e cho foghainteach, seòlta ris gach dala fear ann an comh-dheuchainn na beatha so. Tha gnothuichean saoghalta a' dol leis gu math, agus is aobhar uaill d'a chàirdean gu bheil e cho soirbheachail. Ach mo thruaighe, is ro choltach gu bheil beud agus call ag éirigh dha féin aig an àm cheudna. Tha e a' call, a chuid 's a chuid, nam faireachdaidhean tìorail agus am mac-meanmna beothail a bha buailteach dha ann an làithean a òige. Aig toiseach a thurais, bha e cleachdta ri bhi cluinntinn nan sgeulachd agus na bàrdachd a thàinig a nuas le beul-aithris nan ginealach. Tha fios gu math gu bheil buaidh air leth aig na nithibh sin gu bhi foghlum nam faireachdaidhean agus am mac-meanmna. Ach a nis, air do'n òganach so fàs 'na dhuine anns a' bhaile-mhór, tha na h-uile coltas gu'n do leig e na nithibh sin air dìchuimhne.

Tha beàrna mhór eadar an cor anns a bheil e nis agus an cor anns an robh e uaireigin. Tha sin fìor a thaobh obair cinn agus obair làimhe. Ach tha e mar an ceudna fìor a thaobh na nithean anns a bheil e faotainn fuasglaidh agus toil-inntinn bho a shaothair. Tha an fhearas-chuideachda anns a bheil e a nis a' gabhail tlachd gu tur eadar-dhealaichte 'n a gnè bho an cheòl-gàire a bheireadh subhachas dha an tùs a òige. Tha beatha an duine so uime sin air a roinn 'na dà earrainn—a' cheud chuid dhith air a cumadh fo bhuaidh na Gàidhealtachd, agus a' chuid eile fo riaghladh spiorad a' Ghoill. Is ann aig a leithid sin de uair a bhiodh dàn-chluiche Gàilig a chum cuideachadh agus ùrachadh dha. Bheirte air an ais gu a chuimhne làithean a òige le 'n uile ghreadhnachas; bhiodh a chridhe air a cheangal as ùr r'a dhùthaich féin; agus bhiodh fhaireachdaidhean agus a mhac-meanmna air an cumail gun bheud am measg malairt is còmhstri a' bhaile-mhóir.

Mhothaich cuid de sgriobhaichean glice gu bheil air uairibh adhart iongantach a' tighinn air litreachas cinnich a thàinig troimh dheuchainn cogaidh. Is ann mar sin a thachair anns a' Ghréig an déidh a' chogaidh an aghaidh na Peairse, agus ann an Sasuinn an déidh a gleac ris an Spàinn. A réir an eisimpleir cheudna is coltach gu'n tig iomadh

atharrachadh air litreachas nan dùthchannan Eòrpach a tha an diugh a' cur an céill an uile neart ri uchd catha. Anns an rioghachd so féin chithear a cheana gu bheil féin-àicheadh, agus iomadh subhailc eile 'g an nochdadh féin as ùr mar thoradh air na h-àmghairean gus a bheil an sluagh air an gairm. Is dualach mar an ceudna gu'm faicear cuid de na subhailcean sin 'gan deanamh aithnichte air mhodh nuadh anns na litreachais Eòrpach. Chithear gun teagamh an caochladh so anns an dàn-chluiche mar anns gach meur eile de litreachas. Dh' fhaoidte uime sin dàn-cluiche Gàilig a mhisneachadh anns an linn ùir a tha dlùth air làimh—linn anns am bidh (tha sinn an dòchas) gnàthan agus beusan air an àrdachadh an déidh gach trioblaid troimh an d' thàinig an sluagh. Air an latha 'n diugh, an uair a tha beatha agus inntleachd na Roinn Eòrpa a caochladh air dhòigh nach fhacas riamh a comharta, tha cothrom ùr aig a' Ghàidheal gu bhi a taisbeanadh nam buadhan inntinn is spioraid a tha cho dualach dha. Ann an ùine ghoirid, bidh tuigse agus aig-nidhean an t-sluaigh deas gu bhi deanamh greim air nithean annasach ris nach robh iad cleachdta. Is e sin an cothrom a bu chòir a ghlacadh gu bhi cur fo chomhair a' Ghàidhil nan smuaintean agus nan iarradus a bha uaireigin cho beò, blàth, ann an uchd a shinnsir. Tha aon ni cinnteach—gu bheil

a' bhreug agus an fhoill an diugh air fàs cho suarach, neo-mheasail agus gu'm feumar luach as ùr a chur air bòid agus briathar. Ri linn ar sinnsir b' àbhaist do fhacal gaisgich a bhi cho urramach, seasmhach, ris a' ghaisgeach féin. Agus is ann mar sin a dh' fheumas a bhi anns an àm ri teachd, ma tha onair a' dol a mhairsinn air thalamh am measg dhaoine. Dheanadh dàn-chluiche Gàilig seirbheis shònruichte le bhi càradh cudthrom air soluimteachd a' mhionnan a chaidh a dhaingneachadh le bann cùmhnanta. Is ann de'n ghnè sin a tha na moraltan as fearr a tha air an nochdadh ann an litreachas na Gàilig. Anns an linn ùir, bidh mar an ceudna pilleadh a chum a bhi beachdachadh air obair Nàduir, agus bidh àicheadh air a dheanamh air iomadh nì feallsa gun bhrìgh. Is gann gu'm b' urrainn caochladh teachd a bu mhò a gheibheadh de fhàilt na sin, am measg luchd labhairt na Gàilig co dhiù—maise agus diomhaireachd Nàduir, air muir is tìr, air cuan is raoin is beinn, mar a chaidh gach maise dhiu sin a sheinn is a luaidh ann am bàrdachd agus ann an sgeoil nan Gàidheal.

Cha'n 'eil fada bho na b'àbhaist do bhàird is do sgrìobhaichean a bhi cur feum, araon ann an rann is an rosg, air comhsamlachdan bho'n t-seann litreachas. Beagan is mu leth-cheud bliadhna air ais cha bhiodh tilleadh sam bith air na bàird

a bhi tarruing bho na seann sgeoil mu Chuchulainn, mu Fhionn, agus mu Dhiarmaid, gu bhi cur soluis air a' phuing a bhiodh iad a' laimhseachadh. Is tric a rinneadh sin gu h-eirmseach, abartach, agus bhiodh an luchd-leughaidh a' tuigsinn gu math ciod a bhiodh an t-iomradh a' ciallachadh. Leis a' mheadhon so bha dlùth-cheangal air a chumail suas eadar an seann litreachas agus an ginealach atà beò; agus bha rann is rosg na h-aimsir atà làthair a' faotainn snas is inbhe le earrannan taghta bho na seann sgeòil. Ach mu mheadhon an naoidheamh linn deug thòisich an cleachdadh so ri dhol gu mór air dearmad, gu h-àraidh ann an Albainn. B'e an t-aobhar gun teagamh air an atharrachadh sin gu bheil gnàth is dòigh na Beurla a' faotainn làmh an uachdar am measg nan sgrìobhaichean Gàilig. Ach cia b'e air bith an t-aobhar, tha e soilleir gu bheil rosg is rann air an lagachadh agus a' call móran de'm brìgh mar thoradh air an dearmad sin; agus gu bheil mar an ceudna an dlùth-cheangal a bu chòir a bhi eadar saothair ar sinnsir is ar saothair féin 'g a shior-fhuasgladh agus a' dol am mugha. Ach bhiodh e comasach do dhàn-cluiche Gàilig an dearmad mi-fhortannach so a leasachadh. Bhiodh ùidh agus aire nam bàrd air an tionndadh a rìs gu bhi deanamh feum de chuibhrionn de na seann dàin; bhiodh aonachd is càirdeas air am buileachadh

maraon air na seann sgeoil, agus air saothair litireil a' ghinealaich so féin ; agus bhiodh an inntirn choitchionn air a beartachadh le tachartais is iomraidh bho eachdraidh nan linntean gaisgeil.

Is fior gu bheil earrann mhór de lìtreachas na Gàilig air a ghlasadh suas ann an cruth cainnte a tha dorcha do Ghàidhil an latha 'n diugh. Ged a thuigeas Gàidhil Albann is Eireann cànain an athraichean mar a tha i air a labhairt aig an àm so, gidheadh is e àireamh ro bheag dhiu a shaothraich gu bhi faotainn eòlas air a cheart chànain mar a bha i air a labhairt is air a sgriobhadh bho chionn còrr is mìle bliadhna air ais. So matà seirbheis àraidh a bhiodh e comasach do dhàn-cluiche a dheanamh do ar ginealach féin. Dh' fhaoidte, air a' mhodh so, na briathran aosmhor a tha air an tasgadh anns na seann rolaichean a chruth-atharrachadh gu cainnt an fhicheadamh linn. Is cinnteach gu'm biodh so annasach air a' cheud oidheirp, ach cha'n 'eil fhios carson nach biodh am meadhon sin measail aig an t-sluagh. Tha e dearbhta gu'n do nochd an Gàidheal iomadh uair a chomas air a bhi gabhail eòlais air litreachas muinntir eile. Ghlac e ann an tomhas mór greim làidir air litreachas nan Sasunnach, nan Ròmanach, agus nan Greugach. An uair a bha a litreachas dùthchasail féin air a ghlasadh suas mar a thubhairt

mi, rinn e greim air an ionnsachadh sin a bha fosgailt dha. Rinn e greim air an ionnsachadh sin, cha b'ann a chionn gu'n robh e ni b' àirde na foghlum a shinnsir féin, ach a chionn nach robh e cho duilich dha na cainntean sin a thogail a bha coitchionn do iomadh cinneach eile mar an ceudna. An déidh na h-uile nì, is e a ghliocas dùthchasail féin is nàdurraiche gu mór do'n Ghàidheal. Tha an seann eideachadh Gàidhealach a' taisbeanadh gu soilleir nam buadhan àraidh a tha comh-cheangailte ris a' Ghàidheal. Bu chòir gu'm biodh sud cho taitneach leis agus cho buannachdail dha ri gaoth fhiorghlan nam beann. Ged a ni Beurla a' chùis do'n Ghàidheal ann an gnothuichean malairt, gidheadh tha nì éiginn 'n a nàdur nach urrainn do chainnt nan Gall a shàsuchadh. An trusgan cainnte anns an robh spiorad a' Ghàidhil air éideadh air tùs, a bheilear a nis a' dol a thilgeadh an trusgain sin air falbh mar nì nach fiù, agus an dean sinn oidheirp air spiorad a' Ghàidhil éideadh ann an culaidh nach 'eil dualach dha? Ged a tha litreachas nan Gall gun teagamh mór agus cumhachdach, gidheadh tha buadhan anns a' Ghàidheal nach 'eileas idir a' gairm am follais le litreachas nan Gall. Agus is ann mar a bhios an Gàidheal ann am beò-cheangal ri inntinn a shinnsir féin a bhios e comasach air a bhi a' nochdadh a bhuadhan sònruichte—mar atà deòthas a

mhac-meanmna, is an loinn neo-thalamhaidh a bhuineas do shaothair nam bàrd bho shean. Ma tha Gàidhil an latha 'n diugh riaraichte gu'm biodh iad air an dùnadh a mach bho na nithean sin a tha cho dua'ach dhaibh, agus mur a bi na ceart bhuadhan a dh' ainmich mi air an cur gu feum, is fior gu'n téid na buadhan sin bàs a chion cleachdaidh. Ach air an làimh eile, na'm bithte le dàin-chluiche Gàilig a' toirt nan nithean luachmhor sin fo chomhair ginealach an latha 'n diugh, bhiodh e buailteach gu'm biodh cridhe a Ghàidhil a' freagairt 'n a chom ri cuimhneachadh na dìleab a dh' fhàgadh aige ; bhiodh a thoil is a dhealas air am brosnuchadh ; agus le bhi a' cur a chomasan inntinn gus a' bhuil a b' àirde, bhiodh e nì bu choltaiche gu 'n gabhadh an Gaidheal a àite féin am measg nan cinneach foghluimte.

Tha trì nithean a tha iomchaidh gu sònruichte airson dàn-cluiche Gàilig anns am biodh suspainn agus cudthrom. Is e a' cheud nì dhiu sin an *sgriobhaiche* a bhiodh comasach air na seann sgeoil a chur ann an alt cothromach. Is e an dara nì am *fear-gnìomha* a chuireas e féin ann an cruth is riochd neach eile ; agus an treas nì a' chànain, a tha mar *inneal* ann an làimh an sgriobhaiche gu bhi a' cur an céill gu cothromach seadh is brìgh nan sgeul. Cha'n uilear a bhi a' toirt fa near uime sin

co-dhiu a tha an Gàidheal, mar dhuine, foghainteach gu leòr gu bhi a' sgriobhadh agus a' riochdachadh dàin-cluiche ; agus, a thuilleadh air sin, co-dhiu a tha a' Ghàilig 'n a meadhon freagarrach airson na crìche ceudna.

Tha cuid de na h-ùghdaran Sasunnach, mar a ta Matthew Arnold, a' cantuinn gu bheil leathsgod nàdurrach air a' Cheilteach (an Gàidheal agus an Cuimreach maraon). Is e an leathsgod sin eadhon, gu bheil na faireachaidhean a' riaghladh tuilleadh mór is a' chòir ann an nàdur a' Cheiltich. Tha sin a' ciallachadh gu bheil lagachadh air na comasan-inntinn, a chionn gu bheil na mothaichidhean agus na h-aignidhean ro-luaineach. Tha Arnold a' cur as leth a' Cheiltich nach 'eil breithneachadh no foidhidinn gu leòr aige airson na gnè-oibre as àirde ann an inntleachd. Agus, ro thric, bha na Ceiltich riaraichte leis an dìteadh so, a chionn gu'n robh an ràdh air a chomhdachadh le briathran brosgulach a thaobh nithean a tha ionmholta ann an nàdur a' Cheiltich. Ma tha na thubhairt Arnold uile fìor, cha'n fhaodar a bhi cur earbsa air bith anns a' Ghàidheal mar ùghdar dàn-chluiche. Cha'n 'eil mi idir ag aideachadh gu bheil an fhìrinn aig Arnold. Cha'n 'eil an Gàidheal a dh' easbhuidh nan toimhsean agus na foidhidinn a tha iomchaidh airson obair sgileil ann an litreachas de ghnè air bith.

Tha saothair nan sgriobhaichean Eirionnach agus Albannach, a sgriobh iomadh dàn-cluiche bho chionn beagan bhliadhnaichean ann an Gàilig, a' dearbhadh nach 'eil iad idir faoin agus socharach a thaobh am beachd air cor agus beusan a' chinne-dhaonnda. Agus ma shònruicheas sinn eisimpleir àraidh de Ghàidheal Albannach, gheibhear ann an oibribh an Ollaimh Néill Mhic an Rothaich na ceart nithean a dhearbhas gu bheil Arnold meallta anns a' bhreith chlaoin a thug e. Anns an leabhar *Iain Aluinn* gheibhear na buadhan as feumaile airson dàn-cluiche. Cha'n 'eil éis gliocais air an ùghdar ann a bhi a' sgaoileadh fa chomhair an leughadair dòigh agus gnè nam pearsachan fa leth anns an leabhar. Ni mò tha cion foidhidinn no breithneachaidh air ann a bhi cur nan tachartas an altan a chéile. Dh' fhaoidte dàn-cluiche a dhealbh as an leabhar ud cho grunndail, toinisgeil 's a chaidh a sgriobhadh eadhon ann am Beurla féin, anns an linn so. Faodar a bhi comh-dhùnadh gu bheil an t-eisimpleir so a' toirt fianuis calg-dhìreach an aghaidh a' bheachd aig Arnold.

A chionn 's gu bheil faireachaidhean beothail aig a' Cheilteach, tha coigrich air uairibh a smaoin-eachadh gu bheil e gu tur fo bhuaidh a chuid fair-eachaidhean. Cha'n 'eil sin mar sin ; gidheadh tha aignidhean blàtha cho feumail ri reusan féin ann a bhi toirt breith cheart air beatha an duine. Tha

e ro-bhuailteach gu'm bi am beachd a bheirear le reusan a mhàin tuilleadh is fuar, cruaidh, agus neo-thruasail. Tha e iomchaidh uime sin gu'm biodh faireachadh agus reusan a' còmhlachadh a chéile ann an sgriobhadh an dàin-chluiche. Cha'n 'eil a mhothaichidhean tìorail 'n an leatrom sam bith do'n Cheilteach anns na dreuchdan sònruichte anns a bheil tuigse làidir agus comasan reusain ro-iomchaidh. Oir, an uair a bha na rioghachdan so féin ri uchd a cruaidh-chàis a' sireadh duine ceann-sgalaich, breithneachail, a chuireadh a luchd-oibreach an òrdugh a chum crìche àraidh, is nì iongantach leinn nach do thagh i idir Sasunnach, ach Ceilteach, gus an dleasdanas cudthromach so a choimhlionadh. Agus mur eil faireachadh 'n a leatrom do'n Cheilteach anns na dreuchdan, carson a bhiodh sud 'n a leathsgod dha ann an toirt breith air beatha agus cor an duine mar ann an dàn-chluiche ?

Is e an dara ni a tha riatanach airson dàn-cluiche Gàilig eadhon am *fear-gnìomha* a chuireas e féin ann an riochd neach eile. A chionn nach robh an t-alt so air a chleachdadh am measg nan Gàidheal cha'n 'eil iomradh mór sam bith r'a chluinntin mu dheighinn anns a' Ghàilig. Ach faodar a chantuinn le làn chinnt, gu bheil comasan sònruichte aig a' Ghàidheal airson soirbheachaidh anns an alt so. Tha aignidhean a' Ghàidhil so-ghluasadach. Agus a

rìs a chionn gu bheil a mhac-meanmna beothail, tha e furasda dha sgeul a chur fo chomhair inntinn féin gu dian, drùidhteach. Mar sin, an uair a tha mac-meanmna beothail, faireachaidhean truasail, agus dealas dian a' còmhlachadh a chéile anns an aon phearsa, cha'n 'eil e duilich idir d'a leithid sin de neach e féin a chur gu rianail an riochd aoin eile ann an dàn-cluiche. Bha mothachadh soilleir aig ar sinnsir air an eadar-dhealachadh a tha eadar na pearsachan a tha air an luaidh anns na seann sgeoil. Cha bu lugha na tuigse fìor-chothromach air a' chùis a chumadh greim air gnè is dòigh gach pearsa fa leth, co-dhiu is e Cuchulainn, no Fionn, no Diarmaid. Cha'n 'eil nàdur no cleachdadh gach aoin diu sin air am measgachadh gu neo-iomchaidh, ged a bha iad uile air an luaidh anns na sgeoil fad cheudan bliadhna. Agus, air an làimh eile, tha móran de litreachas na Gàilig, maraon an rosg is rann, air a dhealbh an cruth còmhraidh. Tha sin a' nochdadh ciod e cho nàdurrach 's a bhiodh e do 'n Ghàidheal e féin a chur gu h-eagnuidh ann an ionad neach eile ann an dàn-cluiche.

Ach a thuilleadh air na nithean sin, tha cothrom eile aig a' Ghàidheal a thaobh an ùr-labhraidh a thàinig a nuas chuige mar dhìleab bho na linntean a dh' fhalbh. Cha d' thugadh beachd fior-choth-romach riamh air a' mhodh bhlasda anns am b'

àbhaist do na seanchaidhean a bhi ag aithris nan sgeul 's a seinn nan dàn. Le bhi an còmhnuidh a' sireadh maise cainnte ràinig iad air alt ciatach, snasmhor, air chor is gu'n d' éisd an sluagh le tlachd is toil-inntinn ri am briathran. Bha sin uile aithnichte ann an riaghladh an gutha agus an eugais. Agus cha'n 'eil teagamh nach e so as aobhar air a' mhodh chùirteil, agus air a' ghiùlan eireachdail a chuireas iongnadh air coigreach, an uair a labhras e anns a' Ghaidhealtachd ri luchd-àitichidh na dùthcha sin, ged a bhiodh iad aig a' cheart àm iosal gu leòr ann an crannchur, agus aineolach gu tur air cainnt a' Ghoill. An uair a bheirear fa near gur ann glé ainneamh a gheibhear an gnàthachadh suairce so am measg na tuath choitchionn ann an tìrean eile, faodar a bhi comh-dhùnadh gu bheil na beusan flathail ud nàdurrach do 'n Ghàidheal. Is mór, uime sin, an cothrom a bheireadh na dòighean oileanach so dha, a chum a bhi a' fàs deas is éifeachdach an alt an fhir-gnìomha. Tha móran an crochadh air an dùrachd leis an gabhair an gnothuch so as làimh leis a' mhuinntir a tha saoithreachadh ann an aobhar na Gàilig. Rinn sgoilearan na h-Eireann brosnuchadh mór a thoirt do alt an dàin-chluiche anns a' Ghàilig. Tha sgriobhadairean Albannach a' leantuinn anns a' chois-cheum cheudna, agus tha cuid dhiu a' deanamh suas dàin-chluiche

a tha loinneil, beothail. Is mór am beud nach 'eil an saoithreachadh so air a chur an riochd aig na coinneamhan Gàilig. Tha an dleasdanas so mar fhiachaibh air A' Chomunn Ghàidhealach. Bu chòir na h-uile cothrom a ghlacadh air a bhi misneachadh nan sgriobhadairean sin a dhearbh an làmh a cheana. Agus bu chòir gu'm biodh duaisean air an tairgsinn airson deuchainn ann an alt an fhir-ghnìomha. Agus tha meadhon eile ann tre am faodadh an sluagh fàs eòlach a chuid 's a chuid, air modh an dàin-chluiche. Mhothaich mi gu tric anns a' Ghàidhealtachd, an uair a nithear oidheirp gu bhi a' toirt fearas-chuideachda le dàin-chluiche, gu bheil sin air a deanamh anns a' Bheurla. A nis tha so 'n a chall is 'n a mheatachadh mór do'n Ghàilig am measg na h-òigridh. Bu chòir gach aon oidheirp de'n t-seorsa sin a bhi air a deanamh anns a' Ghàilig. Bhiodh sin a' toirt cothrom do'n luchd-gnìomha is do'n luchd-éisdeachd a bhi a' fàs eòlach air alt is cleachdadh an dàin-chluiche.

Is e an treas ni iomasglach a chum na crìche a tà againn anns an t-sealladh, eadhon a' Ghàilig féin mar *inneal* ann an seirbheis an fhir-sgrìobhaidh. A thaobh freagarrachd na Gàilig do'n ghnothuch àraidh so, cha 'n eil àicheadh nach eil i foghainteach a thaobh comas aithris is beachdachaidh, agus cuid-eachd a thaobh saoibhreis a foclair. Tha fear-

sgrìobhaidh an dàin-chluiche a' cur feum gu sònruichte air dealbh-bhriathar; is e sin, air beachd is facail a tha cho so-thuigsinneach do thùr an luchd-éisdeachd 's a tha dealbh air cairt soilleir do an sùilean. Agus mar sin tha am fear-sgrìobhaidh a' cur feum air inneal a tha beairteach ann an cainnt shamhlachail, mar atà riochd-bhriathar, coimeas, is comhsamhlachd. Faodaidh gu bheil a' Ghàilig cho goireasach ri cànain air bith anns gach cruth-cainnte a tha riatanach airson dàn-cluiche. Gun teagamh, tha i saoibhear anns na h-innleachdan a chleachd na bàird gu bhi foillseachadh araon maise Nàduir, agus aignidhean an duine. Agus tha rannachd de iomadh gnè, maille ri comh-litireachd is comh-fhuaimneachd, na 'n cuideachadh mór gu bhi cur seadh is faireachadh an céill.

Tha a' Ghàilig 'n a h-inneal fhreagarrach a thaobh pailteas anabarrach a foclair. Tha am pailteas sin r'a fhaicinn 's r'a chluinntinn an diugh féin an Albainn is an Eirinn. A réir cunntais an Ollaimh Dùghlas ua h-Ide, tha mu thrì mìle facal air an labhairt fathast ann an Siorramachd Roscomain, le muinntir do nach urrainn leughadh no sgrìobhadh. Agus tha an t-oileanach ceudna a' cantuinn gu bheil timchioll air cóig mìle facal air an uisneachadh ann an ceàrn iar-dheas na h-Eireann. Agus ged nach d' rinneadh cunntas eagnuidh mar sin le sgoilear

Gàilig a thaobh roinn air bith de'n Ghàidhealtachd, tha mi a' làn chreidsinn gu bheil àireamh nam facal a tha air an cur am feum bho latha gu latha ann an cèarnaibh sònruichte de'n Ghàidhealtachd, a cheart cho àrd ri àireamh an fhoclair a tha gu làitheil air a chur am feum anns a' Ghàilig Eirionnaich. Gheibhear beachd soilleir air beairteas na Gàilig an uair a bheirear fa near nach 'eil an tuath choitchionn aig a bheil a' Bheurla mar chainnt mhàtharail, ag uisneachadh ach mu eadar trì 's a ceithir de cheudan facal a mhàin. Is e sin ri ràdh, a thaobh na tuath Ghallda agus Ghàidhealaich, aig a bheil an crannchur saoghalta co-ionnan, gu bheil na Gàidhil ann an seilbh air seachd facail eadar-dhealaichte, mu an aon fhacal air a bheil an Gall eòlach. Agus is e an t-aobhar àraidh mu a bheil a' Ghàilig cho pailt so, gu'n robh na seanchaidhean a' measgachadh leis an t-sluagh chumanta. Bha e 'n a chleachdadh aig ar sinnsir a bhi faotainn fearas-chuideachda ann an éisdeachd ris na seann sgeoil air an aithris gu fileanta ; agus bha na sgeoil air an innse le daoine a bha air an ionnsachadh ris an obair sin mar dhreuchd shònruichte. Bha na seanchaidhean an còmhnuidh a' labhairt ann an taghadh nam briathar, agus bha sin a' buileachadh comas cainnte air an luchd-éisdeachd. Agus bha an cleachdadh ceudna so anabarrach feumail mar

mheadhon eòlais is foghluim, a' tabhairt beothachaidh do'n mhac-meanmna, agus farsuingeachd do'n tuigse. Is bochd a bhi faicinn a leithid so de mheadhon luachmhor a' dol air dichuimhne. Ach bheireadh cluich-dhàn Gàilig ùrachadh mór air an t-sean chleachdadh. Tha a' Ghàilig air leth saoibhir anns na facail a dh' fheumadh sgrìobhadair an dàin-chluiche—facail a bhuineas do chor agus aignidhean an duine ; agus a thaobh farsuingeachd bhriathar agus ùr-labhraidh dheis, tha cainnt nan Gàidheal an diugh 'n a h-inneal fhoghainteach airson alt is iarraduis an dàin-chluiche.



# Cuairt anns an Fhrith.

*Tha fadadh-cruaidh 'san àirde tuath,*
*Is coltas gruamach air an t-sìd;*
*Ach fàir a nuas mo bhreacan guaill',*
*Is bheir mi chuairt so anns an fhrìth.*

—AM FEAR-CIUIL.

NIALL MAC GILLE SHEATHANAICH.



HA mhór Ghàidheal nach 'eil eolach air na féidh. Gu dearbh is e a dh' fhaodas a' mhór-chuid dhiubh a ràdh air an latha 'n diugh gur ann a tha iad tuilleadh 'sa chòir eolach orra. Ach, cha'n ann air ceistean conspaideach de an t-seorsa sin air a bheil mi a' sgrìobhadh aig an àm, agus, mu'n téid mi na's fhaide air m' adhart, innseam gu bheil mi a' fàgail nan nithean sin dhaibh-san aig a bheil a' chàil a chum an cnuasachd.

Is e a tha 'nam bheachd an drasda gearr-iomradh a dhèanamh air fàs, gnàthan, agus sealg an fhéidh. 'Na àite dligheach féin nach seòcail e!

Cho fada air ais agus a gheibh sinn ann an eachdraidh na Gàidhealtachd, agus na h-Alba, tha iomradh againn air mhodh air choireiginn air sealg

agus sithionn an fhéidh. Bha còir dhligheach aig an rìgh air na h-uile creutair dhiubh, agus dhà-san agus d'a mhaithean bha an fhiadhach air a dìon gu dealasach. Cha bhiodh bòrd a' chaisteil, aig ràithe àraidh, cuirnichte mur biodh ceathramh féidh aig a cheann. An uair a rachadh cuachan a lionadh, is a shocraicheadh na laoich gu comhradh, b'ann air luathas a' choin sheanga 'sa bheinn sheilge a bhiodh an aire 's an sgeul.

An déidh na thubhairt Donnchadh Bàn mu'n "eilid bheag, bhinneach, bu ghuiniche sraonadh," agus "damh a' chinn allaidh bu gheal-cheireach feaman, gu cabarach, ceannard, a b'fharumach raoiceadh," bhiodh e dàna dhomh-sa, no do neach eile, an cuspair so a chur fa chomhair sluaigh ach ann an dreach tur eadar-dhealaichte.

Ma tha thusa, a leughadair, gu socrach ann an cathair da-làimhe; do chasan seasgair air leac an teintein, agus na cabair bheithe a' spraigheadh gu farumach fo phoit a' bhrochain, thig leamsa ann an smuain, gus an cuir a' phoit thairis mu do luirgnean, agus bheir sinn cuairt do'n Bheinn Bhric. An sin, chì sinn mac an fhéidh 'na rìoghachd féin.

A' fàgail taobh na tràghad, agus a' cumail ri srath na h-aibhne gu fàsach a' ghlinne, agus le sùil an fhir-thuruis, a tha mar shùil seabhaig, chì sinn air gach taobh dhinn dùthaich nach do dhearrs

a' ghrian riamh air na's maisiche. Cluaintean boidheach, gorma, air an uisgeachadh le sruthain do-àireamh bho mhullach nam beann ; raointean móra, farsuing, air an sgeadachadh le trusgan ioma dathach ro thaitneach do'n t-sùil ; fraoch crò-dhearg, badanach ; rainich uaine anns an dual do'n eilid a bhi a' dèanamh leapa, agus an roid, bho a bheil faile cùbhraidh air a ghiùlan gu ar cuineinibh le fann ghaoth an fhàsaich. Ann a leithid so de dhùthaich, far am milse an t-ionaltradh, gheibh sinn na féidh.

Anns an Og-mhios, tha na laoigh air am breith, agus is bòidheach iad le am bian ballach. Tha am màthair a' roghnachadh grunnd àrd, tioram, agus leaba fhraoich. Mu'n gabh an laogh a chasan bidh i 'ga fhàgail 'na luighe le shròin sios ri earball am feadh agus a tha i ag ionaltradh goirid bhuaithe, ach tha a sùil geur gu faicinn, agus a cluas biorach gu claisteachd, is cha'n 'eil eagal gu'n tig nàmhaid gun fhios orra. Tha Nàdur a' buileachadh tuigse agus comasan air ainmhidh cho math ri duine, agus tha dearbhadh againn gu bheil an t-agh aig an àm so de'n bhliadhna na's misneachaile agus na's curanta na aig àm air bith eile. Cha'n e mhàin gu bheil aice ri a h-àl a dhion bho'n fheithid agus bho choin, ach bho fhear na cròice féin. Tha a' ghnè uilc sin, am miann cur as do'n àlach òg, ann an aorabh

móran de na fiadh-bheathaichean nach 'eil a' paidh-reachadh aig àm sònraichte. Tha e air innseadh dhuinn, agus air a dhearbhadh, cuideachd, ma thig neach air laogh òg, mu'n teann e air a mhàthair a leantuinn, gur furasda a thàladh dhachaidh. Is tric a dh' fheumas ciobairean teicheadh am falach orra mu'n lean iad gu baile iad.

Bidh laogh ri taobh gach aighe dhiubh,
'Nan luighe mar is còir dhoibh ;
Bidh gach damh is mang co-aighearach,
'Nuair thig Féill Sheathain Ròid orra.

Leanaidh an laogh an cuideachd na màthar gus am bi e mu thri bliadhna a dh' aois. Is tric a chunnaic mi na tri aoisean an cuideachd na h-aighe. Tha iadsan a bheachdaich air gnàthan nam fiadh ag innseadh nach dìobair a h-àlach agh féidh cho fad agus is beò i. Tha treudan ghinealach dhàimh-eil dhiubh r'a fhaicinn ann an glinn 'san coireachan na Gàidhealtachd, le seann damh mórchuiseach a' coimhead thairis orra. Is esan, " Righ a' Ghlinne." Aig bliadhna dh' aois, tha stobain bheag adhaircean a' fas air na daimh, agus bho bhliadhna gu bliadhna tha na h-adhaircean a' fàs na's truime, agus barrachd mheoir a' fas orra. Aig seachd bliadhna dh' aois, tha an damh aig làn a chinneis.

Tha daoine a' creidsinn gu faigh na féidh aois mhór. Tha againn an sean-fhacal anns an rann so, agus có a dhearbhas dhuinn a chaochladh ?

Tri aois coin, aois eich,
Tri aois eich, aois duine,
Tri aois duine, aois féidh,
Tri aois féidh, aois fior-eun,
Tri aois fior-eun, aois craoibh dharaich.

Anns a' bhliadhna 1826, mharbh Mac Mhic Alasdair fiadh ann an coille Thòir na Cairidh, agus air faicinn comharra air a chluais chlì aige dh'fhoighneachd e de'n cheud ghille a thàinig air adhart ciod e an comharra bha sud. " Tha sin," ars esan an déidh sealltuinn air, " comharra Eoghainn Mhic Iain Oig." Thug coignear eile an dearbh fhuasgladh air a' cheist. Bha Eoghann Mac Iain Oig marbh ciad gu leth bliadhna roimhe sud, agus fad deich bliadhna fichead roimh a bhàs bha e a' cur a' chomharra sud air gah lcaogh a ghlacadh e. Ma bha an comharra so ceart, bha am fiadh, air a' chuid a bu lugha, ciad gu leth bliadhna dh' aois, agus is docha naoi fichead. Cha robh na h-adhaircean a bha air mór, ach bha an ceann farsuing. Faodaidh gu bheil an ceann sin aig Mac Mhic Alasdair gus an latha an diugh.

Tha cunntas eile air damh mór a' Mhonaidh

Léith a bha, a réir sheann daoine na dùthcha sin, da chiad bliadhna dh'aois. Anns a' bhliadhna 1777 bha fear, Aonghas Dòmhnullach, a fhuair an dlùths urchair do'n damh mhór so, agus a leag e; ach ma leag, dh' éirich e a rithis, agus thug e a chasan leis. Deich bliadhna an déidh so, chuala Iain, brathair Aonghais, gu'n robh an damh mór r'a fhaicinn a rithis, agus dh' fhalbh e air a thòir, agus an déidh là iomlan a thoirt ag èaladh air, thug e ri leathad e. Fhuair e am peilear a chuir Aonghas a bhrathair anns an t-slinnein chlì mu oirleach fo'n chraicionn. Cha'n 'eil móran dearbhaidh a bharrachd air sin mu fhad-shaoghaltas nam fiadh, ach nach leòr e a dh' fhìrinneachadh an t-sean-fhacail!

Gur àluinn sgèimh an daimh dhuinn,
Theàrnas o shireadh nam beann;
Mac na h-eilde ris an t-sonn
Nach do chrom le spìd a cheann.

Tha e 'na nì glé iongantach le móran mar a tha na daimh a' tilgeil nan adhaircean a h-uile bliadhna. Tha luchd foghluim ag innseadh dhuinn nach 'eil anns na h-adhaircean so ach làine a thuilleadh na còrrach de bheathachadh a' chuirp nach fhaigheadh dòigh eile air taosgadh, agus nach robh feumail a chumail suas na coluinn. Tha na seann daimh a'

caitheamh nan adhaircean an deireadh an Earraich, agus bho sin gu toiseach an Og-mhios, a réir an culaidh. Cha tilg na bliadhnaich na h-adhaircean gu toiseach an fhogharaidh. Cha d'fhuaireadh riamh na h-uile h-adharc a thuit anns a' mhonadh, oir tha cuid de na féidh 'gan tiodhlacadh anns na puill mhòna, 'gam breabadh fodha le an casan. Fhuaireadh so a mach le cladhach a' phuill an déidh am fiadh a ruagadh air falbh. Tha iad cuideachd ro-dhéigheil air cagnadh nan adhaircean, agus is ainmig a gheibhear adharc dà-bhliadhnaich idir. Tha peirceall nam fiadh làidir gu leòr a bhriseadh nan adhaircean beaga.

Deich làithean an déidh nan adhaircean a chaitheamh, tha feadhainn eile a' fàs 'nan aite, agus aig ceann thrì miosan tha iad aig am meudachd ; ach tha iad fathast maoth agus comhdaichte le craicionn liath-ghorm ris an abair iad a' bheilbheid. Am feadh agus a tha a' chròic maoth mar so, cha téid iad troimh choille no àite sam bith far am faodadh iad am bualadh, oir, mar is furasda thuigsinn, bhiodh e glé phianail tighinn air amladh sam bith, agus na h-adhaircean aca cho maoth ri ubh gun phlaosg. Ann an uine glé ghoirid glanaidh iad, agus am beagan uine tha iad dorcha le bàrr nam meur geal, agus cho cruaidh ri iarunn. Their iad *rìoghail* riu an uair a tha da-mheur-dheug orra, agus trì

air a' bhàrr ris an abair iad an *copan*. Tha na meoir so air an suidheachadh ann a leithid a dhòigh agus gu'n suidheadh cuach no copan anns a' ghobhlan. Mar is trice, tha an copan air damh le deich meoir mar an ceudna. Cha bhi iad "rìoghail" na h-uile bliadhna, agus cha mhotha bhios iad sin aig aois no aimsir shònraichte, agus is lìonmhor iad air nach fàs barrachd na sé 's a h-ochd de mheoir ri'm beo. Mar shoillearachadh air an so, innsidh mi mu dhamh a b'aithne dhomh féin, agus ris an abramaid "Damh Mór a' Gheata." Bha eolas aig mo sheanair air an damh so deich bliadhna, oir na h-uile bliadhna an déidh na dàmhair thigeadh e a gheamhrachadh leis a' chrodh mu'n bhaile. A' cheud bhliadhna a bheachdaicheadh air bha naoi meoir air, agus an ath bhliadhna bha a dhà-dheug air. Ceithear bliadhna an déidh a chéile, bha ceithear-meoir-dheug air. An déidh sin bha e gach bliadhna a' dol air ais am maise, agus an uair a mharbhadh e, an ceann nan deich bliadhna, cha robh air ach na deich meoir, agus is gann gu'n robh fiacail 'na pheirceall. Ma's math mo chuimhne, bha ceithear puinnd de chudthrom anns gach té dhiubh an uair a bha na ceithear-meoir-dheug orra, agus bha na ceithear paidhrichean aig uachdaran na frìthe 'na chaisteal. Cha robh fada againn r'a dhol air tòir nan adhaircean, oir thilgeadh an Damh Mór dheth iad an àite sam bith eadar Cnoc-na-Luadh

is Cnoc-an-Doire-Dharaich. Ni na forsairean, aig a bheil an toil, deagh chosnadh air an tional 'san earrach, agus gheibh iad seachd 'sa h-ochd sgillinn orra bho na marsantan Gallda.

A mheud agus a tha siubhal monaidh gu tric, mar a tha cìobairean agus forsairean, aithneachaidh iad air aileachd na lurga co-dhiu is damh no agh a chaidh thar a' ghruinnd rompa. Tha crodhain an daimh na's cruinne na crodhain na h-aighe, agus a bhàrr air sin tha a cheum cho cothromach agus gu'n leag e chas dheiridh ann an làrach na tè thoisich. Tha so fìor a thaobh nan damh a tha os cionn seachd bliadhna dh'aois. Tha ceum na h-aighe na's giorra, agus na's neo-chothromaiche.

Bheir mi a nis iomradh air an Dàmhair, bho'n a dh' uidheamaich sinn an damh donn le cròicean ùra. Is e so an t-àm anns a bheil na daimh aig àird an treise ; an t-àm sa bheil an t-sealg a' toiseachadh, agus an t-àm anns am furachaile fear na croice ! Théid iad do'n dàmhair anns na frìthean air tìr-mór agus na h-eileanan mu dheas aig toiseach dara mios an fhogharaidh. Anns na h-Earadh, agus àitean fuara gun fhasgadh geamhraidh, bidh iad mios air deireadh. Fàgaidh na daimh cuid-eachd a chéile, agus théid iad gu ruig an fhiadhach féin. Tha e dearbhta gu leòr so. Biodh e far an togair e an còrr de'n bhliadhna, ach gheibhear e

'na choire is 'na àite féin 'san dàmhair. Toiseachaidh iad air an aorgan féin anns na puill mhòna a tha cho lìonmhor anns na monaidhean Gàidhealach. Ataidh am muinealan cho garbh ri'n coluinn, agus cha tàmh dhaibh a là no dh' oidhche. Cluinnear an sin a' bhuireadh 's an langanaich, a' toirt mac-talla ás na creagan, agus a chuireas crith air a' ghealtaire a tha cho mi-shealbhach 's gur éiginn dha am monadh a shiubhal aig an àm shonraichte so! Cruinneachaidh iad na h-aighean 'nam buidheann dhaibh féin mar gu'n cruinneachadh an cìobair treud chaorach le chù. Is ann an uair a dh' fheuchas fear eile tighinn g'an toirt bhuaith a chì sinn a' chomhrag mar a dhealbhadh i cho eireachdail agus cho riochdail le Landseer. An déidh dùbhlan a thoirt dha chéile le langanaich, thig am fear fuadain bho thaobh eile a' ghlinne; uair a' ruith, agus uair eile le ceum stàiteil, mar gu'm biodh e a' tomhas a' ghruinnd. Ma thachras tom seilich air, bheir e greis, mar gu'm b'ann a' geurachadh nan lann, 'ga fhìor chasadh le adhaircean. Is tric a chunnaic mi na slatan seilich air an casadh mar iris cléibh. Buailidh iad air a chéile mar dhà reithe, a' toirt a leithid de sgailc is gu'n cluinnte an fhuaim astar air falbh. Seasaidh na h-aighean, mar mhaighdeanan na Gréige, le sùilean miadhail, ealamh a thoirt an gaol do'n bhuadhach! Cha mhair a' chomhrag

fada, agus còmhlan eilid 'san amharc. Am fear a chailleas, bheir e leum bho chabair biorach an fhir eile, agus cuiridh e cuairt air an treud, 's e cho cruaidh leis am fàgail. Cha'n 'eil sin dhà-san mar a chuid féin ; tha am fear buadhach air a lorg, agus le sàthadh guineach anns na cruachain aige cuiridh e an ruaig buileach air.

Is ann a tha a' chomhrag cheart agus mhaireannach ann an uair a thachras iad agus gun an eilid ghaolach 'gam freiceadan. Cha choimeas dhaibh an uair sin ach da choileach air dùnan. An déidh sadadh air a chéile greis gabhaidh iad anail, fathast air an dà ghlùn a' sior choimhead air a chéile. Eiridh iad is théid iad an cròicean a chéile a rithis. Tha còmhrag de'n t-seorsa so a' criochnachadh leis an dara fear a bhi air a leòn, neo air a chur gu bàs buileach, mur géill e am feadh 's a tha de lùths 'na speirean na bheir ri bruthach no ri leathad e. Ann a h-aon de fhrìthean an Diuc Ghordoin, móran bhliadhnachan air ais, bha dà dhamh a ghleac mar so, agus ghlais iad an adhaircean a chéile air dhòigh is nach b'urrainn iad dealachadh. An uair a thàinig am forsair mu'n cuairt bha fear dhiubh marbh, agus chuir e crioch onorach air an fhear eile.

Gheibh sinn cunntas an drasda 's a rithis air daoine call am beatha le bhi tighinn ro-dhàn orra aig an àm air a bheil mi ag iomradh, ach cha'n 'eil an

sin ach feadhainn chàllda. Is ann fior ainmig a bheir fiadh na beinne ionnsaigh mharbhtach air duine, ged a thachair e uair no dhà. Bho cheann beagan bhliadhnachan air ais bha damh mór, dalma, mu'n rathad mhór anns an eilean 'sam b'abhaist dhomh féin an samhradh a chur seachad, agus gu dearbh an àm an fhogharaidh cha robh móran ciataiche agam dheth ! Cha rachadh e mu dheireadh ceum bhàrr an rathaid airson duine no beathach. Thug e droch ionnsaigh air aon de na cìobairean feasgar a bha sud, agus air ball thàinig a bhinn a mach, agus fhuair e, na thoill e, am bàs. Chaidh innseadh dhomh an déidh làimh gu'n robh a' Bhan Sgoilear a' cumail aghaidh na làimhe ris g'a chuid-eachadh troimh chaoile an Earraich, agus gu dearbh bha e toileach cuideiginn a phàigheadh !

Am feadh agus a mhaireas an dàmhair tha e na's glice cumail bhuatha, oir tha na brùidean cho mór air bhoil le droch nàdur, bualadh puill is bùirich, is nach aithnich iad eadar mac an fhéidh is mac an duine. Mairidh an dàmhair mu shè seachdainean agus an déidh sin cruinneachaidh iad 'nam buidh-eannaibh, is thig iad na's faisge air fearann àitich, cuid a thig a stigh air na h-achaidhean ag ionaltradh leis a' chrodh. Chunnaic mi 'sa gharadh chàil féin iad ! Cha'n 'eil an cor aig an àm so ach glé bhochd, ciod e le sabaid is bùirich agus an suidheachadh

an-shocrach anns a bheil iad ré an dàmhair, gun mhóran itheadh ach coinnteach bhàn a gheibh iad air mullach nan cnoc, cha dùth móran saill a bhi orra. Cha bhiodh móran brìgh no blas air an t-sithionn aca ged a dh'fhaodadh neach cothrom a ghabhail, aig marbh na h-oidhche, air teachdaire obann a chur mu'n tuaiream bho thè na spéid féin !

Leis a bheagan iomradh sin air gnàthan neònach nam fiadh tionndaidh sinn a nis ar n-aire air an t-seilg, a chionn gur i gu mór as taitniche. Na h-uile bliadhna tha na ciadan a' taomadh a nios oirnn á Sasunn, agus a' cur na dùthcha fòpa féin car greis. Aig an àm so, tha mu thrì muillion acair fearainn fo fhéidh a mhàin ann an Albainn.

Mu'n téid sinn ri monadh, bu mhaith leam beagan a ràdh mu dheidhinn nan con fhiadh a b'àbhaist a bhi 'nar dùthaich, agus an dòigh sheilg a chleachd ar sinnsearan mu'n d'fhuaireas eolas air innleachd cho bàsmhor, agus cho beag spòrs 'na cois, ris a' ghunna. B'ann aig Cloinn Mhic Néill Cholosa a bha na coin fhiadh a b'fheàrr an Albainn ann am bliadhnachan deireanach na seòrsa seilg sin. Bha ceithear de na coin so gu sònraichte ro-ainmeil anns an rìoghachd 'nan làtha—Bran, Buscar, Runa, agus Cabhag. Bha Buscar na bu luaithe agus na bu tréine na eadhon an triùir eile, agus faodar a ràdh gu'n robh e freagairt an roinn a th' againn air mar a thaghadh Fionn a chu.

Sùil mar airneag, cluas mar dhuilleag,
Uchd mar ghearran, speir mar chorran,
Meadh' leathann an cliabh leabhar,
'S an t-alt cùil fada bho'n cheann.

Bha fionnadh mìn, fada, buidhe air Buscar, agus b'e so a mheudachd :—airde aig an t-slinnein, ochd òirlich fhichead ; dòmhlad a bhroillich, dà-oirleach-dheug-thar-fhichead ; a chudthrom, coig-agus-ceithear-fichead punnd. Is e so a nis meudachd féidh a bha aig a chinneas agus an culaidh mhaith :—airde aig an t-slinnein, tri troighean ach tri-cheathramh an oirlich ; dòmhlad a bhroillich, ceithear agus tri-cheathramh an òirlich ; airde bho mhullach cinn gus a' chas thoisich, coig troighean gu leth ; fad adhairc, dà throigh gu leth ; bho bhàrr na h-adhairc gu ruig an grunnd, seachd troighean agus deich òirlich ; a chudthrom, tri chiad punnd 's a h-ochd. An uair a bheachdaicheas sinn air na toimhsean sin agus a shamhlaicheas sinn r'a chéile an cù agus am fiadh, nach ann is iongantach gu'n tugadh an cù gu talamh am feasd e. Leumaidh am fiadh air a h-uile sìnteag, fichead troigh, agus leumaidh am miol-chu troigh-ar-fhichead. Ann an astar fada is mór am buidhinn sin do'n chù.

Bheir mi nis iomradh air sealgach ann an Diùra le Bran agus Buscar. Air feasgar bòidheach dh'

fhàg MacNéill Colosa le cuideachd uaislean agus ghillean tapaidh, le Fionnladh Forsair air an ceann. Chuir iad seachad an oidhche gu socrach ann an uaimh air taobh an iar an eilein. Tha an seanchaidh ag innseadh dhuinn gu'n do dhùisg Donnchadh Pìobaire moch air mhaduinn iad, agus gu'n do dheasaicheadh lòn dhaibh air leana luim. Thog iad an sin ri beinn, Fionnladh a' seòladh an rathaid mar a bu mhaith a b'aithne dha. Ann am prioba na sùla, bha e air a mhàgan. Thug e gu leòr do'n chuideachd am fiadh a chunnaic Fionnladh le shùilean fhaicinn le an gloinneachan ! Bha e mu mhìle bhuatha, agus thill iad beagan air ais, 's an sin choisich iad mar a b' fheàrr a b'urrainn iad ann an grunnd sruthain, agus thairis air sgarnaich chreagan. Ma's fior an sgeul, thug Fionnladh dheth am falt cho lom ri 'sgailc, air eagal gu'm brathadh a chìrein mullaich e ! Threòraich e iad mu thrì fichead slat do'n fhiadh, agus cha mhór nach do bhrist Buscar bhàrr a lomhain mu'n robh iad ann an uidheam cheart. Dh' éirich iad, is thug a' chuideachd iolach faghaid, leig iad ás na coin, thòisich an réis. Thog am fiadh ris a' bheinn, ach chunnaic e gu'm b'e luaths nan cas a thearnadh e, agus shìn e ás ri sliabh na beinne. (Cha ruith fiadh ro luath aona chuid a' direadh no 'tearnadh, agus mar sin bhiodh luchd na faghaid a' strith r'a ghluasad air na mull-

aichean). Thill am fear so air ais, a' tearnadh na bu chaise na dhìrich e, gus mu dheireadh an d' fhuair se e féin air bruaich creige, mu cheithear-troighean-deug air àirde, agus sgarnach chlach ag éirigh bho bhonn. Sheas e mionaid, ach cha robh e fada an ioma-chomhairle an uair a leum e, is thàinig e gu talamh air a dhà chois dheiridh, agus ann an tiota bha e ri astar a rithis. Leum Buscar gu cruinn cothromach air a cheithear chasan, ach chuir Bran car a' mhuiltein dheth. Cha robh a' chuideachd aig an àm so ach mu chiad slat bhuatha, agus bha iad ann an imcheist chruaidh gu'n éireadh gu h-olc do'n fhiadh agus do na coin ann a leithid de shuidh-eachadh cunnartach. Ràinig an fhaghaid a nis sliabh creagach, am fiadh cho luthmhor 'sa bha e riamh 's na coin a' tuiteam thall 'sa bhos. Bha sealladh maith orra fad leth-mhile, ach chaidh iad á sealladh agus b'éiginn dìreadh na b' àirde g'am faotuinn am fradharc a rithis. Bha an fhaghaid a nis air talamh comhnard, agus na coin a' dluthachadh air a h-uile sìnteag. Bha Bran air thoiseach air Buscar, agus ann an sìnteag no dhà rug e air shlia-said air an fhiadh. Chuir so moille air, agus cha b'fhada gus an robh Buscar 'na sgòrnan. Ged a bha a nis an dà chù an sàs ann rinn e an slaodadh ri leathad le luaths anabarrach, agus uair no dha thilg e bhuaith Bran, ach cha do lasaich Buscar a

ghreim. Thug iad mu dheireadh gu talamh e, is ged a dh' fheuch e ri éirigh cha d' fhuair e tuilleadh air a chasan. An uair a rainig a' chuideachd bha am fear cròiceach marbh, a dhà ghlùn á alt, a sgòrnan air a reubadh 's a chliathaich air a stròiceadh. Cha b'urrainn a thuigsinn ciamar a chaidh a chur á alt, mur an ann a' strìth ri éirigh, oir bha an grunnd far an do thuit e réidh, còmhnard. Bha Buscar air toirt thairis le sgìos, air chrith eadar cheann is chasan, ach dh' éirich e an uair a thàinig a' chuideachd air an aghaidh. Bha e dol mu'n cuairt a' chairbh ri gruanail fheargach 's gun e toileach iad a thighinn a chòir an fhéidh. Cha robh fiù sgròbadh air, ach cha b'e sin e do Bhran bochd. Bha uidhir òirlich á aodann na lurga aige a bha a' nochdadh a' chnaimh, agus bun de fhraoch loisgte troimh na chas aige. Bha am fiadh seachd-clacha-deug air chudthrom, agus ghiùlain na gillean sgairteil e mu dhà mhìle a dh' ionnsaigh na h-uamha. An sin ghabh iad an t-aiseag air ais do Cholosa, làn riaraichte leis an fhaghaid agus treuntas nan con. Cha'n 'eil an sin ach aon de ghnìomhan treuna Bhuscair, a mharbh agh 'na làn mheudachd leis féin mu'n robh e bliadhna dh'aois.

Is e sealg a bha sin, agus cha'n e an seòrsa muirt a tha móran a' deanamh an diugh. Cha b'ioghnadh am bàrd a ràdh mu fhaghaid an fhéidh.

A ! ceum an t-sealgair ri mo chluais,
Le srann a ghath 'sa chon feadh sléibh ;
'N sin dearrsaidh an òige air mo ghruaidh
'Nuair dh' éireas toirm air sealg an fhéidh.

Bheir mi a nis an leughadair a mach ri monadh leis a' ghunna ghlaic, agus mur 'eil mi meallta bheir sinn dhachaidh fear cabarach.

An uair dh' fhàgadh fear na seilge
A thalla féin gu mìn moch-thràthach,
Air maduinn fhogharaidh,
Le adharc-fhùdair agus le chrios-luaidh ;
Le ghunna dùbailt air a ghualainn.
Agus le a ghadhair ballbhreac,
A dhol a shealg nan uchd-bheanna,
Bhiodh an asail luchdaichte
Mu'n tigeadh an t-anmoch.

Tha a nis anns a' Ghàidhealtachd am pailteas de rathaidean móra matha, agus gur ann a chì sinn na sealgairean a' tarruing a mach 's a mhaduinn ann an carbad-olla ! Nach ann air an t-saoghal a thàinig ! A' chuid aig nach 'eil ach na h-eich, fàgaidh siad iad air cùram a' ghille-chois-fhliuch taobh an rathaid, agus dìridh iad a mach ri guala na beinne agus suas gu a mullach, ma tha an latha soilleir. Taghaidh iad àite falaich fasgach bho

am faic iad troimh an gloinneachan sealladh air gach coire, gleann, srath is uchdan. Fada thall am bràighe a' choire faicear buaile bheag fhiadh. Tha iad fathast ro fhad ás a dhèanamh cinnteach an fhiach am fear cabarach ud dol air a thòir.

Is i nis a' cheist chudthromach, "ciamar a tha a' ghaoth a' seideadh an taobh air a bheil an treud?" Is ioma àirde as an tig oiteag ghaoithe anns na coireachan domhain ud. Feumaidh an sealgair a bhi gu mór air fhaicill gu'm bi e daonnan air taobh leis na gaoithe. Mìltean air astar, aig an àm shònraichte so de'n bhliadhna, gheibh iad am fàileadh, is cha'n e sin uile e ; tha a h-aon de na seann aighean a' seasamh air leth ri freiceadan am feadh 'sa tha Righ-na-Frìthe ag ionaltradh no a' cnàmh a chìre 'na luighe 'san luachair. Tearnaidh na sealgairean a nis bho na mullaichean, a' cumail á sealladh nam fiadh. Ni iad cabhaig a dh' fhaotuinn gu guala a' chnocain ud thall a dh' fhiosrachadh a bheil luach saothrach a measg an treud. Tha sin ann gun teagamh. Fear mór le dhà-mheur-dheug 's le chopan, agus cheana thàinig a bhinn a mach !

Thog an sealladh so am misneach, agus fiabhrus na faghaid. Ged a bhiodh a' ghrian a' cromadh mu'n ruig iad an stùc ud thall mu'n coinneamh cha nochd iad cìrein dha. Snàgaidh iad air am màgan feadh lòintean tughaidh is luachair ; uairibh

air am bronn 'san ceannaodach 'nam pòca air eagal gu'm brathair iad. A null troimh an abhainn is ciod e ged a bhios iad gus na cruachain innte, cha chuir fuachd no fliuichead orra! Leagaidh iad an anail air a' bhruaich thall fo dhubhar nan craobhan fearna. Théid an còrn mu'n cuairt, ach facal cha chanar, fiu—Sud ort!

Cha'n 'eil móran folaich eadar an cnocan so agus an stùc ud thall ach dìg chaorach. Feumar faighinn a null, agus air am màgan na seoid a rithis. Tha na forsairean cho eolach anns a' mhonadh agus ionnas ged a robh an sùilean dùinte innsidh iad duit a' cheart àite 'sa bheil an damh 'na luighe, ged a dh' fhaodas fear a' ghunna a bhi de mhùthadh beachd. Fhuair iad a nis teàrruinte, ach eabailte, a dh' ionnsaigh an tomain fhraoich a bha fad an latha 'san amharc aca, am measg sgàrnach de chreagan glasa. Tha iad a nis mu chiad gu leth slat bho'n damh mhór, agus tha an t-astar aig an fhorsair cho cinnteach 's ged a thomhaiseadh e h-uile ceum dheth. Is i mhoille nis tha an damh 'na luighe, agus is docha nach togair e éirigh gu feasgar, agus có an sealgoir a loisgeadh air fiadh 'na luighe? Cha'n fhaigheadh e leis e ged a bhiodh a thoil aige!

Bheirear Nic Còiseam air lom, agus feuchaidh e ri suidheachadh air an torrag làimh ris, dh' fheuch ciamar a luigheas i ri ghualainn. Cha'n 'eil a choltas

air an fhear chròiceach gu'n éirich e an drasda, agus tha nis a dhubh nàmhaid air socrachadh am féith 'san anail, is tha e 'na urchair dhearbhte. Air eagal an anmoich, is iad fada bho'n bhaile, ni am forsair fead fhann, no nochdaidh e a churrac do'n fhreiceadan, agus air ball tha iad uile air am bonn! Cha teich iad gus a bheil iad cinnteach có an taobh air a bheil an cunnart, agus anns an ioma-chomhairle sin tha tè na spéid ri sùil an t-sealgair, agus tha sud mu thuaiream an daimh dhuinn. Dh' fheuch e ri càch a leanachd, ach cha deach e fada an uair a thuit e. Ruithidh iad a nis le chéile air a lorg, ach 'san earalas gu'n éirich e cha téid iad ro-fhaisg air. Bha an leòn so chum bàis, is thugadh air lom an sgian is tha nis fhuil uaibhreach, chraobhach, 'na steall mu'n fhraoch. Bheir iad tacan a' coimhead a' chinn luraich, a' seasamh greis bhuaith, ma's fior a ghabhail beachd as feàrr ; uair eile a' laimhseachadh nan cròicean gu cùramach—moit mhóir orra le chéile ! Bheirear a nis a' ghreallaich ás, agus an uair a thig an gille monaidh le a ghearran Uibhisteach—rud a ni e an uair a chluinneas e an urchair—théid am fiadh a thogail 'san diollaid, agus gabhar dhachaidh leis.

Ged a thug mi an t-sealg so gu crìch riaraichte agus bhuannachdail, cha soirbhich leo cho maith a h-uile làtha. Is dòcha fad an la-sholuis a thoirt

ag èaladh air damh donn, agus nach fhaighear an dlùths urchair dha. Iomadh uair a leònar fear, agus, a réir riaghailtean nam frìthean a tha air an suidheachadh bho bhliadhna gu bliadhna, cha'n fhaodar losgadh air fear eile gus am faighear am fear leònta. Tha móran a nis air coin chaorach a chleachdadh ris an t-seilg, agus an uair a leònar fear leanaidh an cù air a shàil, agus mur a beir e air cumaidh e, co-dhiu, sealladh air. Siubhlaidh fiadh leòinte, air uairibh, astar mór. Ma tha na coin a' dlùthachadh air, 's e fannachadh le call fala, théid e gu dìon air choir-eiginn. Storrag chreige am bun easa àite as ionmhuinn leis, far a bheil dìon nàdurra aige bho chulaibh, agus tha e earbsach á chabair a chumail a nàmhaid bho sgòrnan. Ann an suidheachadh mar so, bheir e dùbhlan do na madaidh a dh'aindeoin ioma spàirn chruaidh a ruigheachd a bhroillich. Is ioma cù fuileachdach, sgairteil, a fhuair guin a bhàis ann an gleac de'n t-seorsa so bho chabair mhic an fhéidh.

Mar mhìneachadh air annas agus neònachas nam fiadh tha an sgeula bheag so ro-fhreagarrach. (Thug mi iomradh cheana air mar a ni iad cinnteach có an taobh bho a bheil an cunnart a' tighinn mu'n teich iad).

Chuireadh forsair àraidh a mach airson sìthne, agus an déidh moran dragha fhuair e mu thrì chiad

slat do agh a bha a shùil gheur ag innseadh dha a bhiodh ro-shòghar air bòrd a mhaighistir. Bha i 'na luighe a' cnàmh a cìre gu socrach, agus cha robh 'na chomas faighinn na b' fhaisg oirre gun a gluasad, agus b' éiginn dha fuireach mar a bha e fad thrì uairean. Smaoinich a gu'n tàirngeadh e h-aire air dòigh air choir-eiginn, agus bhuail e a bhas air a' ghrunnd. Dh'éirich i, is dh' amhairc i mu'n cuairt oirre. Bhuail e a bhas a rithist, agus an uair so choisich i ceum no dhà an taobh a bha e. Bhuail e bhas uair no dhà eile gus an d' thàinig i cho faisge 'sa bha dhìth air, agus an uair a thionndaidh i gu teicheadh smàl e rithe an urchair a bha cho fada a' feitheamh oirre. Thuit i marbh goirid bhuaithe.

Is e cudthrom nam fiadh an coitcheantas mu shè-clacha-deug, agus cha'n i h-uile frìth a chuibhisicheas sin féin. Gheibhear air uairean fear no dithis mu fhichead clach, ach cha'n 'eil iad ach tearc. Mharbhadh bho cheann beagan bhliadhnachan ann am frìth Cheann Loch-móir damh anns an robh naoi-clacha-fichead agus ochd puinnd. Bha ceann eireachdail air an damh so, agus bha cuid ag ràdh aig an àm, gu'm feumadh gu'n robh cuid mhaith de fhuil an *Wapiti* ann, oir is fìor ainmig féidh Albannach a bhi cho mór 'sa bha am fear so. Am fiadh as truime air a bheil cunntas againn a

mharbhadh an Albainn bha ceithear-clacha-deug ar fhichead ann. Fhuaireadh am fear so ann an aon de fhrìthean Pheairt, bho cheann móran bhliadhnachan.

Tha móran fhorsairean agus ghillean frìthe ann an diugh nach bi aig an dragh mionach an fhéidh a thoirt dhachaidh, ach fhàgail aig fithich is feannagan. Cha'n 'eil so mar bu chòir dha bhi. Is iomadh tràth maith a rinn ar n-athraichean air currac-an-rìgh, càl fada, agus deagh bhuntata! Is e móran a dh' fhaodadh tighinn gu tigh an duine bhochd bho fhaghaid an fhéidh na'm biodh gillean grunndail mar a b'abhaist, ach tha am bòrd Gallda air ruigheachd gu iomall na frìthe, eadhon do'n bhothan as uaigniche 'sa choire.

Sin agad, a leughadair shuairce, beagan mu dheidhinn nam fiadh bho àm breith gu àm bàis. Ghabhadh móran sgriobhadh umpa air nach do bhean mise; agus nach freagarrach briathran Dhonnchaidh Bhàin a cho-dhùnadh a' bheachd-oidhirp ghoirid so:—

Is ged a thuirt mi beagan riu,
Mu'n innsinn uile an dleasnas orra,
Chuireadh iad am bhreislich mi
Le deisimeireachd chomhraidh.

# Bardachd Dhonnchaidh Bhain is Mhic Mhaighistir Alasdair air an Coimeas r'a Cheile.

Domhnull I. Macleoid, Peairt.

---

Am measg bhàird na Gaidhealtachd air fad dleasaidh an dithis tha so an t-ionad as àirde. Tha Eoghann MacLachluinn agus Seumas Mac a' Phearsain, fear tionail dhàn Oisein, 'nam bàird ain-meil, foghluimte; tha Rob Donn agus Iain MacCodrum 'nam bàird sgaiteach, tùsail, geur-mhothachail, ach a thaobh cumhachd cleachdaidh cainnte, doigh-labhairt, no gluasad inntinn deachd-aichte bho shuas, tha bàird Mhùideirt agus Ghlinn Eite a' toirt bàrr urram orra gu léir.

"An t-urram thar gach beinn aig Beinn-dobhrain," is an t-urram thar gach bàrd aig Donnchadh Bàn còir is aig Mac teòma Mhaighistir Alasdair a choisinn dhoibh-fhéin is do'n cànain urram is cliù nach teirig am feasd !

Rugadh Alasdair Mac Mhaighistir Alasdair mu thimchioll na bliadhna 1700, agus rugadh Donnchadh Mac an t-Saoir anns a' bhliadhna 1724. Bha Donnchadh Bàn mar sin am madainn a latha aig àm bliadhna Thearlaich, agus Mac Mhaighistir Alasdair an lànachd a bhuadhan. Cha'n 'eil iomradh gun do choinnich na bàird riamh ged chaidh an Domhnullach astar fada dh' Uibhist a dh' amharc air Mac Codrum.

Ann a bhi beachd-smuaineachadh air oibribh nam bàrd tha e iomchuidh a thoirt fainear foghlum is caithe-beatha gach fear aca bho òige suas, na caochlaidhean, deuchainnean, dearbhaidhean, no na sòlasan a bha 'gan cuairteachadh, ainneamh no daonnan, chum foillseachadh fhaotainn air nàdur an toraidh a bha cinntinn leo le na bliadhnaichean. Fhuair mac a' mhinisteir cothroman nach bu ghann a thaobh foghluim. Bha a athair is ceann-feadhna a chinnidh deiseil air son cùram a ghabhail dheth is chaith e ùine ann an oilthigh Ghlascho ach cha'n fhòghnadh ach tachairt ris-san mar a chaidh a chur a mach do bhàird fiùghanta eile. Ghabh e gaol air " Sìne bheag nam brògan buidhe," chaidh cùisean an fhoghluim air chùl làimhe is ann an ùine ghearr bha aig Alasdair ri togail air is aran a chosnadh dha fhéin is do'n mhnaoi òig 'na mhaighistir sgoile an so is an sud air feadh Siorramachd

Earra-Ghaidheal. Bha e mar sin air a luasgadh null is a nall air duais ro-bhig, agus theaghlach a sìor-mheudachadh ann an aireamh. "Cha'n ann an aon àite uile tha an t-olc," is cha'n ann an aon àite tha goirt is goinne. Ma bha an crannchur aig Burns gann, falamh, truagh, cha b'e cuibhrionn Mhic Mhaighistir Alasdair de'n t-saoghal bu mhotha. Do dhuine ard-inntinneil, bras, lasanta mar bha am bàrd bha e nàdurra gu'n dùisgeadh a chor is a staid beagan dranndail 'na nàdur. Is ann tha an t-ionghnadh oirnn nach 'eil gearan is casaid a' faotainn àite na's sonruichte 'na bhriathran. Cha'n 'eil e doirbh r'a thuigsinn bho shuidheachadh ciamar a leum inntinn a bhàird le aoibhneas 'nuair a chuala e mu'n Phrionnsa; chunnaic e saoghal ùr a' fosgladh roimh shùilean; chuir e a earbsa is a dhòchas ann an rùn an òigeir rioghail; ghrad bhrosnaich e na Gaidheil le bhàrdachd, is cha bu mhisde a' chuis e bhi le Tearlach. Ach is e an nì as iongantaiche gu léir—eadhon as déidh blàr millteach Chùil-lodair—cho misneachail is cho neartmhor agus a mhair a bharail ris air gach cùis. Cha b'e sin do Iain Ruadh Stiubhard e: dh'fhàg Cuil-lodair an saoghal dorcha gu leoir dhasan. As déidh 1746 chaidh am bàrd do Dhun-éideann ach cha d'fhuair e an sin an cuideachadh ris an robh dùil aige ni motha na fhuair bàrd iomraideach Siorramachd Inbhir-àir as a dhéidh. Thill

e air ais is chaith e a chuid eile d'a laithean anns "na gleanntan 's na beanntan a b' aithne" dha—ann an Arasaig far am faiceadh e àilleachd nàduir is maise a chruthachaidh, far an éisdeadh e ri torman nan allt, far an caidleadh e le nuallanaich na gaoithe is onfhadh a' chuain mhoir a tartar air a chluasan troimh oidhcheanan fada a' gheamhraidh.

Ach tha duine eile againn ann an Donnchadh Bàn Mac an t-Saoir. Cha d'fhuair Donnchadh sgoil no foghlum. Is gann air a cheann mu dheireadh gu sgriobhadh e ainm fhéin. Rugadh is thogadh e mar gu'n canamaid am meadhon an fhàsaich, ann an Gleann Urchaidh. Bha a chaithe-beatha slàn, fallain ag ìmeachd nan sléibhtean air los an fhir chròicich.

Bha Iarla Bhraid-Albann coibhneil ris. Cha robh nì air an t-saoghal ag cur dragh air ach gaol "Màiri Bhàin Oig," Chinntich a bhuadhan mar sin gu saorsainneil, dh'éirich 'na chridhe gaol is miann a bhi geur-bhreithneachadh air na bha f'a chomhair gach latha, is dh'ionnsaich e bhi togail fhoghluim gu mionaideach mach as an leabhar phrìseil sin a dh'fhosgail Freasdal nàduir fhéin timchioll air

"Coire-Cheathaich nan aighean siùbhlach,
An coire rùnach as ùrar fonn."

Bha e an dàn do Dhonnchadh a bhi làthair aig Blàr na h-Eaglaise Brice ach cha b' ann da dheoin.

Cha robh iarrtus an inntinn Dhonnchaidh air strì muladach is cha do chuir nithean tìmeil lasair 'na uchd mar a chur iad am broilleach Mhic Dhomhnuill. Cha robh e 'na dhuine garg, buaireasach air dhòigh air bith, is cha bu mhotha bha rùn a chridhe leis an taobh aig Deòrsa ged thug an lagh air a làmh a thogail air a shon. Co-dhiù cha mhòr cuideachadh thug Donnchadh Bàn dha leis a " bhall-teirmeisg " —Claidheamh Mhic an Leisdeir. An uair a leig e seachad " sealgaireachd nam bealaichean " ann an Coire Cheathaich is air Buachaille Eite, ionad far an robh e aig Diuc Earra-Ghaidheal, shaighdearaich e aig Iarla Bhraid-Albann aireamh bhliadhnaichean. Chaith e greis eile d'a latha ann an Dun-éideann 'na fhear dìon air a' bhaile. As déidh sin thug e cuairt do'n Ghaidhealtachd is dh' eug e anns a' bhaile mhór anns a bhliadhna 1812. Air son coimeas a dheanamh eadar an dithis bhard tha cruinneachadh anabarrach deiseil, gasda, de'n cuid òranan r'a fhaotainn an " Sàr-Obair nam bàrd Gaelach " le Iain Mac Coinnich. Bha moran òranan thuilleadh orra-so air an deanamh le Mac Mhaighistir Alasdair, ach gu leibideach chaidh an call gun bhi air an clo-bhualadh riamh.

Anns na h-òranan tha air am fàgail againn cha'n 'eil teagamh nach 'eil e ruigheachd annta cuspairean cho àrd agus a b' urrainn cumhachd inntinn a

dhealbh. Tha e ag iarraidh breithneachaidh agus eòlais mhóir, a thoirt fainear gu soilleir, ma's urrainn sin 'bhi air a dheanamh a mach có am bard aca as fhearr, an Domhnullach na Mac an t-Saoir.

Air oileanachadh bho òige measg chaomhalachd nàduir, is cùrsa a bheatha a' ruith cho sèimh ri uisge glan an fhuarain cha'n iongantach ged ghlac bàrdachd Dhonnchaidh Bhàin aire an t-sluaigh agus gu bheil a luinneagan na's trice air bilean nan Gaidheal; oir a réir coslais, tha Mac Mhaighistir Alasdair, cha mhór daonnan cho ionnsaichte, cho strìtheil is cho sgilear 'na chainnte an uair a tha òranan dùrachdach Dhonnchaidh Bhàin, blàth, socair coibhneil, maoth. Sgeadaich Donnchadh fhéin a smuaintean ann an cainnt a bha air a taghadh leis le mór-churam, ach bhuadhaich e ann a bhi co-chòrdadh ri faireachdainn dhaoine, brìgh agus seadh a rùintean fhéin a thaobh oibre a chruthachaidh ann an tomhas nach do ruig seòl-labhairt boill-sgeanta Mhic Mhaighistir Alasdair. Tha seallaidhean Dhonnchaidh air nàdur a' dùsgadh 'nar cridheachan gluasad càirdeil, faisg; tha sinn 'gar faotainn a' gabhail fois car tacain fo sgòd fallainn gràidh a' chruinne aig Wordsworth fhéin; tha bith a ghaolaich air oibribh Dhé a' leum bho rann gu rann. Air an Dòmhnullach tha sinn a' seallltuinn le mór-mheas, agus air a chainnt mhìorbhuillich ro-iongantaich,

gidheadh tha cho deas 'na bheul. Aige-san tha gu soilleir thairis air a' Ghaidhlig eadhon an cumhachd a bha aig Tennyson thairis air a chainnt fhéin.

Cha'n 'eil dìth gleusaidh no taghaidh air Gaidhlig an Domhnullaich. A thaobh comas cruth no tuar na talmhainn a dhealbh ann am briathran beòtha, gasda, cha'n 'eil an dara fear dad as dèidh an fhir eile.

Anns an òran "Allt an t-Siùcair" tha an Domhnullach a' nochdadh gibhtean neo-chumanta; tha Spiorad a bhardachd a' soillseachadh le oirdhearcas tlùsail, a gheur-mhothachadh air an domhan mu 'n cuairt; tha bàigh a' bhàird is a chainnt cho caomh, smiorail, boidheach agus gu bheil neach ag grad-léirsinn an spionnaidh thùrail a tha ann an deilbh inntinn. Tha sinn a' foghlum gu gnèitheil gu bheil e aig àirde a bhuadhan; tha sinn a' dichuimhneachadh mion-sgrùdadh ann a bhi fiosrachadh annainn-fhìn an t-urram agus am moladh tha na dàin ag àrach 'n ar tuigse.

Ach Donnchadh Bàn fhéin, cha'n 'eil am measg Ghaidheil ughdair a sheasas am brògan Mhic a' Mhinisteir. An t-alltan beag a' crònan seachad le bhruaichean drùchd, am brù-dhearg, a' chuthag is cainntearan nan coilltean gu léir a' deanamh co-sheirm ri chéile, am breac geal a' briosgadh as déidh na cuileig, an sprèidh a bileagaich air an lianaidh,

an lili rìgheachadh thairis air lusan an t-sleibhe—tha iad so air fad agus móran a bharrachd air am filleadh a stigh ann an oran briagha an uillt. Tha an leabhar air a dhùnadh leinn gun fhaireachduinn, na rosgan a' dlùthachadh gun mhothachadh, is feuch! an sruthan, na treudan, is òradh reul móra nan speur air lusaibh an aonaich a' teachd beò am mac-meanmna an fhir-leughaidh. Tha Mac Coinnich, ughdair nan "Sàr obair" ag ainmeachadh òran an Uillt 'na òran a tha dìleas a thaobh snuaidh is sgéimhe an àite. Cha'n urrainn ach ionghnadh a bhi air an leughadair! A bheil ionad anns a' chruinne-cé tha taisbeanadh liuthad dreach is cumadh? Tha guth binn Dhonnchaidh Bhàin a' freagairt na ceiste so. Cha'n 'eil neo-threibhdhireas r'a bhi air a chur as a leth-san! Ann an "Coire Cheathaich" tha sinn faicinn an t-aona chomas bheothail a bh' aig Mac Dhomhnuill ann a bhi cruth-dhealbh nàduir, an t-aona gheur-amharc air gach geug is tom, is an t-aon stòras cainnte. Co-ionann anns na buadhan so tha iad a' toirt gu soilleir 'nar n-inntinn gach fear dhiubh, na tha iad fhéin a' faicinn, is cha'n urrainn na bàird as motha mu a bheil iomradh barrachd a dheanamh. Tha "Coire Cheathaich" is "Allt an t-Siucair" cho neo-bhàsmhor ri cridhe an duine. Tha spionnadh nàdurra na bàrdachd aig Donnchadh Bàn ann an òran a choire na's leatha, bardachd an Domhnullaich

ann an òran an uillt na's ealanta. Tha e soilleir gu robh e an rùn Mhic Mhaighistir Alasdair a bhàrdachd bu ghrinne bha 'na chomas a chur an céill is tha neach a' mothachadh le fìor iongantas an drùdhadh is am buaidh a bh' aig a' chuan, aig an t-sruth, aig gach dìthean agus gach ainmhidh, gach eas agus preas air inntinn fear Mhùideirt a dh' aindeòin an earrann lom de'n t-saoghal a bha 'na sheilbh. Bha gràdh air oibribh Dhé ann am bith Dhonnchaidh o bhreith suas ; bha e fàs an neart mar a bha am bàrd fhéin a' fàs ann am bliadhnaichean, is tha an t-òran a' leanntuinn gu caomh a' moladh gach sealbhaig, neoinein no sobhraig, gach tobair, gach sgàirnich is gach aisridh, gach damh is earba a bha an coire càirdeil a' cheò.

Ann an cleachdadh cainnte 'sna h-òranan àraidh so cha'n 'eil an dara bàrd r'a ghairm air thoiseach air an fhear eile. A thaobh cumhachd ann a bhi cruth-dhealbh trusgain nàduir tha iad co-ionann am beòthalachd, dlùth-aire, no taitneas ; ma tha eadardhealachadh sam bith ri aithneachadh is ann an trom-ghaol Mhic an t-Saoir air snuadh a chruthachaidh.

Mar chi sinn o na luinneagan a leanas tha na focail a' leum gu gairm gach duine aca :—

BHO ORAN AN UILLT LE MACDHOMHNUILL.

" Gur milis, brisg-gheal, bùrn-ghlan,
Meall-chùirneanach 's binn fuaim,
Bras-shruthain Uillt an t-Siùcair,
Ri torman siubhlach luath ;
Gach biolair, 's luibh le 'n ùr-ròs'
Ag cinntinn dlù ma bhruaich ;
'S e toirt dhaibh bhuadhan sùghor,
Ga 'n sùigh-bheathachadh m'an cuairt.

An coire brocach, taobh-ghorm,
Torcach, faoilidh, blàth ;
An coire lonach, naosgach,
Cearcach, craobhach, gràidh ;
Gu bainneach, bailceach, braonach,
Breacach, laoghach, blàr ;
An sultmhor mart is caora,
'S as torrach laomsgair bàrr.

BHO ORAN A' CHOIRE LE MAC AN-T-SAOIR.

" Is rìomhach còta na creige mòire,
Is cha'n 'eil am fòlach ad chòir 's an àm,
Ach meanan coinntich, o 's e bu nòsaire,
Air a chòmhdachadh bhos is thall ;

Na lagain chòmhnard am bun nan srònag,
Am bi na sobhraichean, 's neoinein fann,
Gu bileach, feoirneineach, milis, ròineagach,
Molach, ròmach, gach seòrs' a th' ann.

'S a' mhadainn chiuin-ghil an am dhomh dùsgadh
Aig bun na stùice b'e an sùgradh leam ;
A' chearc le sgiùcan a' gabhail tùchain,
Is an coileach cùirteil a' dùrdail crom ;
An dreathan sùrdail, 's a ribheid chiuil aig,
Ag cur na smùid deth gu lùthor binn ;
An druid 's am brù-dhearg, le móran ùinich.
Ri ceileir sunndach, bu shiubhlach rann."

Tha uiread de innleachd inntinneil ann an òranan Mhic Mhaighistir Alasdair is gur h-ann o ar n-eòlas air a nàdur is air a chaithe-beatha tha sinn ag co-dhùnadh gu sònruichte gu bheil gràdh na 's motha an anam Dhonnchaidh Bhàin.

Bha liuthad dragh is teanntachd a' sàruchadh a' Mhaighistir sgoile, bha liuthad cùis is gnothach dòlasach aige r'a fhrithealadh ; bha a inntinn gu nàdurra cho atharrachail is cho luchdaichte le dùrachdan neo-choimhlionta ; air an làimh eile air son da fhichead bliadhna is a seachd bha Donnchadh Bàn na leanabh aig Nàdur, bha e gràdhachadh an t-saoghail gu léir is cha robh aobhar aige a chaochladh a dheanamh.

"An t-uisge glan 's an t-àile
Th' air mullach nam beann àrda,
Chuidich e gu fàs mì ;
'S e rinn domh slàinte is fallaineachd."

Ann am bardachd Mhic Dhomhnuill tha sinn a faireachduinn, maith dh' fhaoidte, gu bheil toil inntinn sònruichte aige 'na ghluasad-smuain ghleusda fhéin, ach cha'n 'eil e iomchuidh a chreidsinn os làimh gu'n do chur e foillseachadh a mhurrachais mar bhàrd air thoiseach air deagh-ghean a chridhe ri maise na talmhainn. Tha seòl-giùlain an Domhnullaich duilich r'a thuigsinn air uairibh ; bha e 'na dhuine cho coimhlionta 'na thuigse, gidheadh bòsdail agus cho leòmach a thaobh a chomais ranntachd 's gu 'n do mhùch e gu tric fìor-dheachdadh a bhàird ann an spagluinneachd.

Ann an duain Dhonnchaidh Bhàin air an làimh eile tha sinn ag amharc air inntinn fhosgailte ; tha gaol na leacainn fuaighte r'a bheatha, tha an duine beò, fìor, a ghnàth 'nar lathair mar gu'n tigeadh e oirnn mach o molltair nàduir fhéin, ag cur an céill dhuinn le fileantachd is le tuigse dhearbhta, bun is bàrr a theachdaireachd.

Ann a bhi dealbh duanachd feumar a rithist an dithis ainmeachadh co-ionann ann an comas.

Ghleus gach fear dhiubh oran iongantach, a' leann-

tuinn séis na piobaireachd o cheum gu ceum, " an t-urlar," " an siubhal," 's an " crunluath." Cha'n 'eil orain sam bith eile ri 'n coimeas air a mhodh so ri " Moladh Beinn-Dobhrain " is " Moladh Móraig."

Ach anns " a' Bhirlinn " (òran a làimhsicheas sinn air leth leis-fhéin) aig Mac Dhomnuill cha'n 'eil innleachd bardail air a' nochdadh ann an tomhas cho mòr. Tha anns an dà òran so air mhodh sònruichte, maille ri binneas foghairean mìn-shiubhlach, ruith innleachdach ann an cainnt anabarrach fonnmhor.

Tha sriut is teann-ruith na ranndáchd ri faicinn o na leanas.

URLAR " BEINN-DOBHRAIN."

Tha an eilid anns an fhrìth
Mar bu chòir dhi bhi,
Far am faigh i millteach
Glan-feoirneanach ;
Bruchorachd is cìob
Lusan am bi brìgh,
Chuireadh sult is ìgh
Air a lòineanaibh.
Fuaran anns am bi,
Biolaire gun dìth,

Is milse lea' na am fion
'S e gu'n òladh i ;
Cuiseagan is riasg,
Chinneas air an t-sliabh,
B' annsa lea' mar bhiadh
Na na fòghlaichean.

MOLADH MORAIG (SIUBHAL).

O ! 'S coma leam, 's coma leam,
Uile iad ach Mórag ;
Rìghinn dheas chùlach
Gun uireasbhuidh foghluim ;
Cha'n fhaighear a tionnail,
Air mhaise no bhunailt,
No am beusan neo-chumant',
Am Muile no Leódhas.
Gu geamnuidh, deas, furanach,
Duineil gun mhòrchuis ;
Air thaghadh na cumachd ;
O mullach gu brògan ;
A neul tha neo-churaidh,
'S a h-aghaidh ro lurach,
Go brìodalach cuireideach,
Urramach, seòlta.

Tha aig MacDhomhnuill is aig Donnchadh Bàn air uairibh, boillsgidhean air an dàimh as doimhne

eadar an duine is cùisean nàduir ach tha sinn ag ionndrann an aird bheustheagaisg tha fuaighte ri bardachd Wordsworth 'na dhuain oirdhearc air oibribh Fhreasdail.

Tha na Gaidheil a' dealbh, ann an cainnt iongantaich, coslas follaiseach nan cearnaidhean mar chunnaic an t-sùil, ach maille ri sin tha ann an oibribh an fhir eile beachd-smuaineachaidh samhlachdach, is ceasnachadh, ro-thaitneach is freagarrach. Ach ann a bhi ag ràdh so feumar cuimhneachadh, mus soirbhich le bardachd gu feum i a bhi co-chòrdadh ri suidheachadh is cùrsa beatha an t-sluaigh, agus tha bardachd nan Gaidheal a' deanamh so ann an tomhas co-ionann ri bardachd sam bith.

Aon nì tha soilleir, nì nach 'eil ag cur ioghnaidh oirnn gidheadh tha co-éigneachadh ar n-aire, is e sin na comharraidhean sònruichte dh'fhàg a' choimhearsnachd fhéin air Mac Mhaighistir Alasdair is air Donnchadh Bàn.

Chuir Donnchadh seachad a' mhòr-roinn d'a latha am meadhon na dùthcha, am measg shléibhtean a' mhonaidh.

Mar sin siridh sinn bardachd nam beanntan fàsail is nan glacan uaigneach ann an oibribh Dhonnchaidh agus cha bhi sinn air ar mealladh.

Chaith am bàrd mór eile ùine nach bu ghearr

far an robh rod na tuinne sior-bhodhradh a chuid claistneachd agus anns "a' Bhirlinn" tha e taisbeanadh deilbh bheotha neartmhor, a tha toirt Homer am bard mór Greugach 'nar cuimhne.

Tha uaill oirnn air son ar cànain mar Ghaidheil an uair tha sinn leughadh òran na birlinn, "tha fadachd oirnn air son na làimhe a shiubhail, air son teanga tha balbh."

Tha an t-oran prìseil iongantach so toiseachadh le bhi guidhe air Dia Birlinn mhór Chlann Raghnaill a bheannachadh; gach ròp, seòl is acair tha na broinn; beannachd cuideachd air airm nan laoch a tha dol g'a h-iomradh.

Dluth-leantuinn orra so, ann am briathran ait, geur, tha an gairm am bàta a thoirt gu àite seòlaidh, càradh nan sia treun-fhir dheug 'nan àite 'san iubhraich, fear-iuil, fear stiuraidh is caochla dleasnasan mara.

Cha luaithe dh'fhàg an iubhrach cladach Uibhist na bhris an stoirm a b' uamhasaiche, na tuinn a' dol thar a chéile leis a' ghaillinn agus an fhairge bagradh an slugadh suas; beucail is glaodhaich uilebhiastan aigein a' chuain d'an giùlan air a' ghaoith. Le basan fhuilteach, shabadaich na suinn air aghart, a' mhuir-bhàite ag éirigh gu h-eagalach mu'n cuairt ach bha na gaisgich gun uamhann.

An cogadh a' dol air aghart a h-uile ceum de 'n t-

slighe, bhuail iad Tìr-mór gu sabhailte mu dheireadh. Tha spiorad a' bhaird anns an òran so cho curanta, deòthasach agus cho loisgeanta 's nach 'eil fearalas bàird ainmeil na Gréige fhéin 'g a chur air chùl. An so ma tha e an àite air bith tha an Domhnullach sreath air thoiseach air Donnchadh Bàn ; an so ma tha e an àite air bith tha cuimhneachan aig na Gaidheil ciod e an diomhaireachd a tha ag cadal 'nan cànain ; an so tha foillseachadh air am bith bardail a bha ag iathadh an anam Mhic Mhaighistir Alasdair.

" O sìnibh is tàirrnibh, is lùbaibh,
    Anns na bacaibh
Na gallain bhasleathann ghiùthsaich,
    Le lùs ghlac-gheal.
Na fuirbidhean troma, treuna,
    Laighe suas orr,
Le 'n gaoirdeanaibh dòideach, féitheach,
    Gaoisneach, cnuacach,
Thogas 's a leagas le chéile
    Fo aon ghluasad. . . ."

Ach leughadh gach Gaidheal air a shon fhéin an t-òran dealasach so ! Chi e seirbheis dileas d'a chànain, is dileab airidh air meas is urram.

Tha òrain aig gach bard air an t-samhradh agus òran mór fada aig an Domhnullach air a' gheamradh.

Ach anns na rainn air an t-sobhraig, rainn a tha ro-eireachdail tàitneach, tha Mac Mhaighistir Alasdair gu soilleir ag cleachdadh cainnte air a bheil blas a leoim sgoilearachd ; ann an òran a' gheamhraidh tha a bhardachd ro-throm ionnsaichte.

Tha an leughadair faireachduinn oidhirpean cùramach a' bhaird ann a bhi ag éideadh seallaidhean na h-aimsir ann am briathran còrdail.

Tha e iongantach leinn nach fhac e bòidhchead idir 's a' gheamhradh.

Air an taobh eile tha ranntachd Mhic an t-Saoir cho ealamh, gluasadach—a' ghrian àluinn a' dealrachadh air aghaidh nan cnoc, an t-arbhar fo dhéis agus na fèidh (stèidh nach 'eil bàrdachd Dhonnchaidh coimhlionta as eugmhais) a' faotainn mar is àbhaist aireamh rann dhoibh féin.

Ann an lionmhoireachd buaidh-fhocail agus mór chleachdadh dhiubh tha tàlantan nam bàrd co-ionann.

Ach os barr cumhachd duanachd a ghleusadh, os barr an gràdh a bh'aca air oibribh nàduir agus tréibhdhireas gach fear air leth ann a bhi cainntearachadh a chàileachd d'a thaobh, tha dualchasan eile faicsinneach le bhi rannsachadh na dileib prìseil chaidh fhàgail againn leo.

" Tha an t-amadan, am fear-gaoil, is am bard gu tur fo bhuaidh a mac-meanmna " deir Shakespeare,

bard an t-saoghail mhóir, neach aig am bu chòir fios a bhi, agus mar luchd gaoil is mar bhàird cha'n 'eil Mac Dhomhnuill no Donnchadh Bàn ri 'n àicheadh.

Anns an òran iomraideach sin " Mairi Bhàn Og " tha Mac an t-Saoir ag cleachdadh samhlaichean ro-thaitneach, briagha ; samhlaichean eadar e fhéin agus cuspair a bhàirdeachd anns a bheil e ruigheachd am breithneachadh bardail as àirde.

Shuidhich mi lìon air fior-uisg tana
'S mi strith 'ga tharruing air bruaich,
Is thug mi le sgriòb air tìr a ghealag
Is a lìth mar eal' air a' chuan ;
Is toilichte a dh' fhàg e an latha sin m' aigne,
An roinn a bh' agam san uair ;
B' i coimeas mo cheud mhna reul na maidne,
Mo chéile cadail 's mi 'm shuain."

Tha gaol Dhonnchaidh Bhàin agus a nàdur gu léir, slàn, fallain, neo-thruaillichte, is cha'n 'eil bàrdachd an orain gaoil nì air dheireadh air dàn a' Choire no dàn na Beinne.

Tha làmh chaomh an fhìor dhuine anns na h-uile smuain agus tha a chainnt milis, saor, fosgailte finealta, grinn.

Cha'n urrainn duinn orain gaoil sam bith a chur air thoiseach air " Mairi Bhàn Og."

Ann a' "Moladh Moraig" tha ealantachd is duanachd anabarrach sgileil ri faotainn. A thaobh sin tha na h-uile aontaichte is tha sinn a rithist a breithneachadh le h-iongantas air na tàlantan a b' urrainn dàn cho eireachdail, binn, agus a réir coslais, tréibhdhireach, a sgriobhadh.

Tha am bard 'ga chall fhéin 'na smuaintean, tha inntinn is a réusan a' nochdadh gu neulach fo bhuaidh na h-aignidhean a th' air am bras-bheòthachadh le grinneas Moraig. Maille ri mac-meanma air a bhlàth-dheachdadh le spiorad a' Ghaidheil cha'n 'eil e mi-choltach nach robh ùrghluasad cridhe air siubhal a' bhaird—gluasad tha faicsinneach o thoiseach gu deireadh an duain aighear so.

Ma tha MacDhomhnuill ag géilleadh do Dhonnchadh Bàn a thaobh caomhalachd daingeann, dìleas 'na oran mór gaoil, cha'n 'eil sin r'a thagairt air a thaobh ranntachd no snas mhórachd bhriathran. Tha sgòd ro mhi-thlachdmhor r'a chur as leth Bard Mhuideirt agus is e sin am 'mi-mholadh' a rinn e air a chuspair a dh' àirdich e roimhe le uiread de urram.

Ge b'e air bith ciod e an t-aobhar brosnachaidh a fhuair e bho "Shìne" cha'n urrainn duinn mathanas a bhuileachadh air, air son a' chliù ghràineil a bha e a' toirt air neach a bha gu léir neo-chiontach. Tha cumhachd eanchainn an Domhnullaich na's

aithnichte ; maothalachd cridhe Dhonnchaidh na's soilleire.

Tha sinn a nis teachd gu na luinneagan a dh' aobhraich Bliadhna Thearlaich agus na nithean bha a' tionail timchioll orra.

Ann so feumaidh sinn crann pailme na buaidh a thoirt do Mhac Mhaighstir Alasdair agus dhàsan 'na aonar.

Air son gràdh dùthcha no duanagan brosnachaidh cha'n 'eil 'na linn na bheir bàrr urram air.

Bha fhuil 'na teine, chunnaig e an latha fad as, thug e suas àite is chur e stigh a chrannchur comhla ris a' Phrionnsa. Tha braisead inntinn is beòthalachd a chridhe 'ga fhàgail gun choimeas idir dha am measg bhàird chogaidh.

Bheothaich teudan brosnachaidh a chruit spiorad a' chatha ann an cridheachan nan Gaidheil dìreach mar a lasas sradag fraoch crìon an t-samhraidh.

Tha miann an dian-chogaidh nan seann athraichean a' faotainn bhriathran o inntinn cho cumhachdach ri aon mu a bheil iomradh o thùs.

> " Tha deagh shoisgeul feadh nan garbhchrioch,
> Sùrd air armaibh còmhraig . . ."

Tha ' 'Oran Luaidhe no Fùcaidh,' ' oran nam Fineachan Gaelach,' is ' moladh an Leoghainn '

a' nochdadh mar bha inntinn air a gluasad, cho dlù-cheangailte is cho daingean agus bha earbsa a thaobh aobhar nan Stiubhardach.

Bha rùn cridhe Dhonnchaidh le Prionnsa Tearlach, ach cha robh e an inbhe ged bhiodh càil aige na Gaidheil a bhrosnachadh gu cath. Cha b'e sin an nàdur a bha an Donnchadh idir. Maille ris an Domhnullach anns a 'Bhreacan Uallach' tha e sealltuinn ann an 'Oran nam Briogais,' a fhuath do na nithean ùra as déidh Chùil-lodair. Ach ann an 'Oran Blàr na h-Eaglais Brice' tha Mac an t-Saoir a' toirt a stigh dòigh labhairt de a bheil ro-bheag againn bho aon seach a chéile de'n dithis bhàird—'se sin àbhachd chritheil, bheadarrach. Anns na puincean so cha'n 'eil a h-aon diubh a' tighinn suas ri MacCodrum no Niall MacLeoid ughdair nan duan 'Dughall na Sròine' agus 'Oran na seana Mhaighdinn.'

Ann an aoireadh tha MacDhomhnuill agus Mac an t-Saoir fad air dheireadh air MacCodrum.

Tha an dà bhàrd as ainmeile a' taomadh a' mach an dian-chorruich air an eascairdean bonntaichte gu 'n cur iad as daibh le dian-thuil an càineadh. Tha an Domhnullach is Mac an t-Saoir ag uisneachadh an aon dòigh aoiridh air chor agus gu bheil am bardachd air a' mhodh so co-ionann.

Tha eadhon Donnchadh fhéin ann an 'Aoir a'

Phiobaire ' ag cleachdadh cainnte tha gu math drabasda. Tha am magadh sgaiteach aig MacCodrum móran na's taitniche agus gun teagamh na's comasaiche.

Tha Mac Mhaighistir Alasdair is Donnchadh Bàn le chéile a' sealltuinn nach robh iad 'nan coigrich do mhac na braiche, gun bhi dol cho fada air aghart 'san nì so ri bàrd Inbhir-àir.

Dleasaidh iad le chéile àite urramach air son duanachd de 'n t-seorsa so, MacDhomhnuill ann an ' Oran Rìoghail a' Bhotuil ' agus Mac an t-Saoir ann an ' Oran a Bhranndai ' is 'Alasdair nan stòp.'

Tha ranntachd Dhonnchaidh a' ruithe le fonn aighear, làn de àbhachd gun sgleò.

" Is coma leat an siola,
B' annsa leat an stòp,
Cha'n e sin bu docha,
Ach am botal mór."

Tha an Domhnullach cuideachd iongantach taitneach 'na dhòigh sgriobhaidh, gun fhuaim no gleadhraich ach neartmhor, ait agus fileanta. Tha na bàird cha mhór co-ionann ann am bardachd a' bhotuil. Bhiodh dol thairis air gach òran, gach rann is sreath-sgriobhaidh a tha 'nam bardachd a chum dealachadh a chuir eadar gach beus is smuain is

dòigh labhairt 'na obair dhiomhain ged b'urrainn e bhi air a dheanamh. Bhiodh e cho furasda mar tha Johnson ag ràdh gathan na gréine a thoirt gu mionaideach as a chéile chum fios fhaotainn air aobhar dearrsaidh réil òirdheirc nan speur. Tha e móran na's tàitniche agus na's feumaile a bhi mèorachadh ciod e a' bhuaidh choitchionn a tha aig sgrùdadh am bardachd air inntinn an leughadair, agus uaithe sin breith a thoirt air an àite as dleasaile dhaibh ann an litreachas nan Gaidheal, an drùdhadh a tha aca air a chinne-daonna agus an spéis a tha againn dhaibh cha'n 'e a mhàin mar bhàird ach mar dhaoine mar an ceudna.

Mar is trice fhuair sinn, air a mhodh so, an Domhnullach, inntinneil, ionnsaichte, treun, beothail, làn do ghràdh-dùthchasail ach teas-inntinneach, crosda, bòsdail agus air uairibh neo-choguiseach.

Fhuair sinn Donnchadh nàdurra, aon-fhillteach, dùrachdach, dìleas, cridheil, spòrsail, teo-chridheach, agus tùrail na bhreithneachadh.

Ann a bhi sgrùdadh na bardachd aig gach fear aca tha ar n-aignidhean air an goid, ar mòr-mheas s ar spéis air an gluasad ge b'oil leinn.

Ann an òrain cogaidh tha an Domhnullach leis-fhéin gu nàdurra ; ann an gràdh air oibrichean nàduir tha Mac an t-Saoir air thùs air thoiseach. Cha'n 'eil òran na Birlinn aig MacDhomhnuill ri choimeas ri

òran eile 'nar cànain ; cha'n urrainn duinn a ràdh gu'n d'rinn eadhon Donnchadh fhéin òran a thig suas ris.

A réir beachd cuid tha e r'a choimeas ri " Oran a' ghluig " le Schiller am bard Gearmailteach, no ri òran " Togail na Luinge " le Longfellow.

Ann an aoireadh is dòcha nach 'eil aig Donnchadh a chuimse gheur a tha aig an Domhnullach, ach ma tha aobhar air tha e furasda dha briathran glé sgaiteach a chur an eagaibh a chéile.

Far a bheil strì àrd inntinneil tha Mac Dhomhnuill air thoiseach ; anns na tha caomh, sèimh, réidh, gu h-uile nàdurra, agus bunntainn do fhaireachduinn an duine tha Mac an t-Saoir a beo-ghlacadh ar n-uile inntinn gu tur.

Tha an dithis bhard nan luchd deilbh fhocail anns a' mhodh as àirde agus tha bith beathail a' ruith troimh an sàr oibribh gu léir.

Bha neo-ar-thaingealachd bu mhath leis a bhi faicsinneach dualtach do chliù an Domhnullaich nach robh r'a fhaotainn ann am bardachd Dhonnchaidh.

Ag gabhail beachd coitchionn air gach taobh tha sinn a' faicinn gu bheil gach bard a' buadhachadh ann an dòighean eadar-dhealaichte, gu bheil iad gu tur gun choimeas am measg bhaird Litreachais nan Gaidheal, gu bheil e gu math duilich an dara fear a chuir air thoiseach air an fhear eile, agus gu

bheil am bardachd ro-phrìseil do na Gaidheil agus do'n cànain.

> " 'Sì labhair Adhamh
> Ann a Phàrrais féin,
> 'S bu shiùbhlach Gàilig,
> O bheul àluinn Eubh ! "



